# ORAIN

## GHAELACH.

LE

IAIN MAC GHRIGAIR.

*—Chual thu guth na 'm bard nach beo :*
*'S glan faiteal do chiùil fein.*
*'S caoin faiteal na 'm fonn 'o Mhalmhìne !*
*Ach claonidh iad anam gu deoir.*

Smith's Tiomn. Ghuill.

EDIN-BRUAICH:
CLO-BHUAILT LE ADHAMH MAC NEILL
AGUS A CHUIDEACHD.

1801.




DO 'N

RIDAIRÈ URAMACH

# IAIN MAC GHRIGAIR,

TRIAGH LANRIC

AGUS

BOCHUIDER,

CEAN-CINNICH

SHIOLL AILPAIN,

&c. &c. &c.

THA NA

H ORAIN GHAELACH

A LEANNAS

AIR AN DEARCADH, GU H UMHAIL,

LE IOCHDARAN, FO IOMA COMAIN,

IAIN MAC GHRIGAIR.

# PREFACE.

SOME of the following Poems were compofed, about fifteen or fixteen years ago, merely for the Author's private amufement. When their number had increafed, he conceived the idea of prefenting them to the Public. In accomplifhing this object, he laboured under the peculiar difadvantage of being unable to *write* his vernacular language.

The Author acknowledges with gratitude the affiftance he received, in originally preparing this Work, from the Reverend Mr Maclaren of Glafgow, and Mr Kennedy of the fame place. —At the requeft of Sir John Macgregor Murray, the Reverend Mr Robert Macgregor kindly undertook to tranfcribe and prepare it for the prefs. That Gentleman will accept the Bàrd's beft thanks for the affiduity and ability with which he generoufly executed this tafk, as well as for furnifhing the excellent Song, "Moladh a Bhaird, le Fearcinnidh dhà."

The

The Author is at a lofs for words to exprefs his gratitude to his Patron Sir John Macgregor Murray, without whofe protection this Work could never have appeared.—Particular attention has been paid to the purity of the ftyle; but the Saxon has encroached fo much upon the Celtic, within the laft two hundred years, that fome Anglicifms may ftill be difcovered by a difcerning eye.

A long period has now elapfed fince Propofals for this Work were firft iffued: Pecuniary difficulties alone have occafioned the delay; thefe, the Author, with heart-felt gratitude acknowledges, he has at length been enabled to furmount, and he is now ready to fulfil his engagements to the Subfcribers. He regrets, however, that the very uncommon rife on the price of Paper, (which has been more than doubled fince the Work was firft propofed), has rendered an advance of price unavoidable.

CLAR-

# CLAR-INNSIDH.



*Oran*

Taobh duillaig.

ORAIN

# ORAIN GHAELACH.

## ORAN I.

### MOLADH NA GAELIC.

I.

Beir an t-soruidh ſo uam,
Do bhaile nam buadh,
Fo ſgèith Uiſge Chluaidh,
Far am faca mi'n ſluagh,
Air nach luidheadh a ghruaim;
Be 'n aoibhneas, 's bu dual,
Piob na caiſmeachd 's mor fuaim,
G' an cruinneachadh ſuas c ladh.
  G' an cruinneachadh, &c.

II.

'S e Glaſchu nam bùthean,
A ghabhas an cùinneadh,
Ann 's am faighear an cùnnradh,
'S gach cleachdadh is tìrè,
Thig a nàll as gach lùchairt;
'Ga aiſeag le muirnè,
A lionas gach ſuil fheòla.
  A lionas, &c.

III.

Tha iad fìrinneach ceart,
Ann na 'n inntinn 's na 'n cleachd';
Cha'n eil cùl-chaint na'm measg,
No droch'dhùrachd do neach;
'S mur mùth iad am beachd,
Bha iad umhal do reachd Dheorsa.
Bha iad umhal, &c.

IV.

Thoir beannachd uam fèin,
Do 'n Chenedeach thrèun,
Fear ealanta geur;
Thig a Ghaelic 'o bhèul
Mar bha i san Fhèinn;
Ann an ranntachd cha ghèil
'E do 'n bhard bha sa Ghrèig,
Ris an canadh iad fein Homer.
Ris an canadh, &c.

V.

Tha Ghaelic co luachmhor,
'S nach cuir sinn i suarach:
Co nach seasmhadh ri guallainn?
'S i tha 'n còradh nan uaislean,
Ga labhairt gu 'n truailleadh,
Feadh gach àit' ann 's an gluais iad,
Gu caithreamach, cruaidh, ceolmhor.
Gu caithreamach, &c.

VI.

VI.

Ge d' chaidh a faruch' 'na triall,
Cha do chaill i a miagh ;
Tha i fallain 'o chian,
Gun ghalar, gun ghiamh,
Buan, farumach, dian,
Gun alladh, gun fhiamh,
Ann 's gach talamh a dh' iarr eolas.
  Ann 's gach talamh, &c.

VII.

Cha ghèill i do 'n Eubhra,
Do 'n Fhraingis no Ghreigis,
Do Laidin no Bheurla,
No do chaint fo no fpeuran :
Na 'n tarladh i 'n èigin,
'S math a ghearradh nam bèum i,
Thoirt caraid 'o bheul doruinn.
  Thoirt caraid, &c.

VIII.

'S i bh' aig Adhamh 'sa ghàradh ;
'S i bh' aig Eubha ga thàladh,
Gus 'n do mheal i gu bàs è,
'N uair dhith e meas àluinn,
Chaidh a thoirmeafg dha fhagail,
'S e dhàg finnè na 'r traillean ;
Ach fhuair finn ar flanuch', is dochas.
  Ach thuair, &c.

IX.

'N uair chaidh an ſaoghal a bhàthadh,
Chaidh a Ghaelic a thearnadh:
'S i bh' aig Noa 's an àircè,
'S aig gach curaidh a dhàs uaidh.
Thuair i 'n t-urram gu cràbhadh,
'S cha mheas' i gu dìnachd:
'S tha i milis a ghabhail orain.
'S tha i, &c.

X.

'S i bh' aig Treunmor, an toiſeach,
A thog cìs 'o Righ Lochluinn;
Aig Fionn is aig Toſcar,
Aig Cuchullin 's aig Oſcar,
'S aig Caoilte nan cos-luath,
A' ſiubhal aonach, is ſhlochd, is mhor-bheann.
Siubhal aonâch, &c.

XI.

'S i bh' aig Conan 's aig Diarmid,
Aig Du'chomair 's aig Diaran:
Bha i uil' aig na Fionnaibh,
'Nam togail gu fiadhach,
No chaſgadh an iötadh,
Do fhuil an naimhdean, 's an dian thòrachd.
Do fhuil, &c.

XII.

'S na 'n deigh uille bha Oiſſian,
Le deuraibh 's le oſnaidh,

Aig

Aig ìnſe a dhochuinn,
Gus 'n do dhàll air a roſgaibh;
'S e leòn is a lot è,
'S chuir daonnan fuidh ſprochd è,
Bhi ga 'n dìbhail, 's e bochd, brònach.
Bhi gan dìbhail, &c.

XIII.

Bi a Ghaelic chruaidh blaſta,
Bh' aig Coinneach * an gaiſgeach,
A cumail a cheartais,
'S a bualadh nam feachd-fhear;
A ruagadh 's a ſgapadh,
Nam Piocach, bha ſgaiteach;
Cha ro' h-aon diu ri fhaicinn,
A ghluaiſeadh air faiché.
Dhiol e athair, Righ Alpain,
'S cha ni 'n luaidh' a bha aca,
Ach na ſleagheanna glaſa na 'm feöil.
Ach na ſleagheanna, &c.

XIV.

'S i Ghaelic gun ſeachnadh,
Bh 'aig Uilleam † 's aig Raibeart ‡,
Fhuair an t-urram 's na feachaibh
Dhion Alba, 'sa ſheaſamh,
'S Righ Shaſſan ga 'r creachadh;
Ma leubhas ſibh 'n eachdraidh,
Gu 'n eiſd ſibh ri teachd'reachd mo bheöil.
Gu 'n eiſd ſibh, &c.



* Kenneth Macalpin. † Wallace. ‡ Bruce.

XV.

Co thairgeadh dhi mi-mhodh,
'S nach cumadh am miagh i?
'S gur i Ghaelic bha ſgriobhtè,
Air na clachanna crichè,
An 's gach ionad do 'n rìgheachd;
Ge d' bha i fuidh mhi-ghean,
Tha i niſe a' direadh,
'S gu 'm mair i gu dìlinn,
Mar bha i 's na linibh 'o thùs.
Mar bha i, &c.

XVI.

Guidheam buaidh le luchd furain,
Na mor-uaiſlean tha 'n Lundhuinn;
G' a co'nadh bha ullamh,
'N uair bha i fo dhubhar,
Ann an gàbhadh ri cumha:
Ach 's an tra ſo tha buidhinn
Air gach canan ſa chruitheachd;
Deas-labhrach gu bruitheann,
Teas-ghradhach 'n am ſuidhe mu 'n chlàr.
Teas-gradhach, &c.

XVII.

Co bheireadh beum dhith,
Ann am baille Dhun-eidin,
Gun dioladh da reir ſud?
'S i cuimeir na h-eididh,
Ann am breacan an fheìleadh,

'S oſain

'S osain ghearr am broig eatrom,
A dhireadh na 'n sleibhtean,
'S na 'n garbh-bheann, 'n uair dh' eireadh an ceö.
'S na 'n garb-bheann, &c.

XVIII.

'S e Glaschu a b' urrainn,
Gun truailleadh a cumail;
'N sin tha aireamh a Muile,
'S as na braidheanna Lurach,
A fhuair 's gach àite an t-urram:
Cha bhi 'Ghaelic an cunnart,
'S cha bhasuich i tuillè,
'S na h-armuinn ud uillè,
Ga h-arach, 's ga sìr-chumail beo.
Ga h-arruch, &c.

---

## ORAN II.

### NA FINEACHAN GAELACH.

I.

Eiribh suas ann san am so,
Gach ceannard tha fo 'n chrùn;
Cumaibh th.ll na Frangich,
Na leigibh 'm feasd a n.ll iad;
Ge d' robh sibh ann an teanndachd,
Na tionndaibh 'ur cùl,
Gus an coisinn sibh lan-bhuaidh,
'S am faigh sibh duais is cliù.

II.

II.

Gleidhibh taobh na fàirgè,
Is earbaibh ris an t-fùil:
Bibh tric gu clis gar dearbhadh fein,
Nach tig iad ann an anamoich oirbh,
Gus an ruig na fealgairean,
'O gharbh-bheantan nan ftùc:
'S iad na Cinnich, as gach ionad,
A philleas iad gu dlù',

III.

Eiridh 'm Mor-fhear Boideach
Le chinneach, mor fan ftrì,
Bha tri cheud bliadhna 's còr mor,
A riaghladh, mar bu choir dhoibh;
Ach thainig nife oirne
Na dh' fhogair iad o'n rìgh'chd,
'S tha 'n Cinneach fin fo Dheors'
Ann am moralachd 's an fpèis,

IV.

Eiridh Ceann nan Gordanach,
Le dheöin, 's gur mor a bhrìgh;
'N uair thig a dhaoine co'ladh,
Co fgaoileadh iad le dochas?
An t-èun tha fgiathach oirdheirc,
'S ro-mhor an fuilibh 'n Righ,
'N tra thig an Coileach as an doiré,
Goiridh e le fhuinn.

V.

V.

Eiridh 'n curaidh flathail ſin,
'S fir Adhoill leis gu dlù ;
'S lionmhor àit' am faighear iad,
Am braidheanna 's an ſratheanna ;
Bidh dhaoine mor ſa cheathairne',
Gun mheathadh air a chùl,
Leis a bhratach choiſin buaidh,
'S is tric a thuair i cliù.

VI.

Mac Chaillean, le ſiol Dhiarmaid,
O'n aird an iar anuas ;
Gu ſmachdail, neartmhor, lionmhor,
Gu reachdmhor, feachdmhor, ſiachail,
Gu ſeaſmhach, ſeirceil, ciallach,
'S gach gniomh 'n do chuir iad dùil ;
'S air feadh gach linne bh' againn riamh,
Bu dionach iad do 'n chrùn.

VII.

Mar ſin is Mor-fhear Bhealaich,
'S gach caraid tha dha dlu ;
Bidh Glean-liomhunn tairis da,
Air ceann a dhaoine barruichte ;
'S cha mhealladh Glean-na-fallach è,
Am faillein tha dha dlu.
Loch-a-dochairt, 's Ach-a-loinne,
Co bu mhoille dhiubh ?

VIII.

VIII.

Eiridh Clanna Ghrigair,
'S bigh 'n Ridaire air tùs;
'N t-ſhean dream righail mhiſneachail,
Chruaidh, bhras-bhuilleach, 'n tra thigeadh iad,
Le'n lanna geura, tri-chlaiſeach,
Chinn-aiſnich, ſhlios-ghlain, chùil:
'S tric a ghabh iad mireadh-chatha,
'S b' ann d' an aidhear ſmùid.

IX.

'S nan taic' an laoghach trèunmhor,
'Sa Ghraindaich fein r'a chùl;
Bu cheannſaleach na Spèich,
'S gach àm 'n do chuirte feum orra;
Gu h-anamadail, cruaidh, ſgèithach;
'N an èidith bhalla-bhreac ùr;
'S o'n bu bhraithrean ſibh 'o chian,
Na treigibh chèil' ni 's mù.

X.

Mac Ionmhuinn, 's Mac an Abadh,
'S cian 's gur fad a bha ſibh 'm mùirn:
Gu teö-chridheach, dian, tairiſeach;
'S anis na treigibh carthanachd,
Sibh ſiol nan Righrean Ailpaineach,
'S be 'n ceartas riamh an rùn:
Leubhaibh 'n eachdraidh, 's chi ſibh ann,
An ceangall teann o'n tùs.

XI.

'N àm duſgadh do Chloinn Do'nuill,
Gu 'm biodh a cho'ail ſearbh,
'N uair thogta fearg nan ſeod ud,
Co cheannſuicheadh na connſbuill?
'N luchd leanmhuinn bhi ga 'n co'nadh,
'N àm dhoibh toiſeach garg:
Leomhan, bradan, 's long fo ſiùïl,
Ga ſeoladh le laimh dhearg.

XII.

Eiridh Tighearna Shrùthainn,
'O 'n ghiuſaich nach eil gann;
Is Tighearna Leöid co-umhlaidh,
'S Clann Donachaidh dian r' an cul-thaobh,
Gu las'rach, luaitheach, dlu-chleaſach,
Gun aon' dhìth-lùth's, no fànn;
'Siubhal bheann, is ghleann, is ſtùc,
'S be 'n duchas a bhi ànn.

XIII.

Mac Leöid thig 'o Dhun-bheagain,
Leis na ſuinn nach ſheasmhadh thall;
Mar thairneanach le dheal-theinich,
No ioma-ghaoth fhuar, luath, chabhagach:
Be 'm miann bhi dortadh fala',
Gu cabhagach, 's gun bhaigh;
'G earradh lamh, is cheann, is chluas,
'S a feuchainn ſmuais nan cnàmh.

XIV.

Mac Coinnich, mar a b' abhaist,
'S na h armuinn ga 'm bheil iùl,
Leis a bhratach Shàïleach,
A rachadh sios 's na blaraibh,
A bhuadh'nicheadh an àrach,
A cuir nan nàmh nan smùr;
Ga 'm bu shuaichneas ceann an fhèidh,
Nach gèilleadh do gach cù.

XV.

Cluanidh 's Clanna Phearsain,
Air 'm bu shuarach beachd nach b' fhiù,
'Bha buadhar ann 's na feachdanna,
'S gach àite riamh 'n do sheasamh iad,
Bu chruadalach na gleachdairean,
'S ro dheas a dheanamh iùïl.
Dheagh Mhic Mhuirich Mhòir na brataich,
Cha bu tais do ghnùis.

XVI.

Bidh Clann an Tòisich laimh riu',
Gu dana ann sa chùis;
Ullamh, eallamh lamhacha
Nan lann nach meirg dhith gnathacha:
Na Catanich, cha tàmh dhoibh,
Cha neil dhiu' fear nach fiù;
'S 'o n' tha sibh uile 'n ionnsuidh chait,
Gleidhibh è na'r triùr.

XVII.

XVII.

Loch-Iall le Clanna Chamaroin,
Cha bu chearbach iad na 's mò ;
'S fhad 'o n' chualas ainm orra,
'S bu ro-mhaith 'm blàr na Learga iad,
Dh' fhag Lochlannaich na'm marbhanaich,
'S bu fhearbh iad a cuir riù ;
'N deaghaidh 'n tional le crois-tàire,
B' àlleadh 'n feallah fùl.

XVIII.

Na Meinaneach 's na h Apunnich
Na laifgairean nach diùlt :
Mar lafair-chath na gaifgich ud,
Le geal is dearg 's a bhràtich ac' ;
Bu trom-bhuilleach, cruaidh, fgaiteach iad,
'S gach cár a chuir iad dhiù' :
Ni fir dhireach an t-Slios-Mhìne
Seafamh dian re 'n cùl,

XIX.

'N Cinneach laidair Frifealach,
Gu claidheach, criofach, ùr ;
As an Airda thigeadh iad,
Gu cuilbhaireach, geur-bhiodagach ;
'N Srath Haragaig cha mhiofa iad,
'S Mac Shimidh air an tùs,
'S 'o 'n da fhlios do Locha Nifs,
Na fir tha clis, 's nach lùb.

XX.

Mac Ghilleöin Dhuairt,
'S Locha-Buidhe, cha be 'n diù';
Torluifg, is Fear na Sgurra,
—Eachunn Raodail, 's deas an duine e:
Bidh Mor-Bheinnich is Muilich,
Air gach tulaich le 'n luchd ciùil;
Fear nan Druimeanan, 's Ceann-loch-aluinn,
Is aireamh dh' fhag mi dhiù'.

XXI.

Ach com an leiginn dearmad air
Clann Fhearais nan garbh thùrn;
Sliochd a cheud Righ Albanaich,
A chum air còir 's na garbh-chriochan:
Mar leomhain chalma gharga iad,
'N uair dh' fhalbhadh iad le fùrd:
Clogaid, fleagh, is lurach-mhaulleach,
Sud bha ac' 'o thùs.

XXII.

Na 'm biodh agam uinè,
'Am chliùfa bhiodh gach Clànn;
Cuimaneach nan lùth-chleas,
Mac Artair, is Mac Dhughaill,
Mac Pharlain thig le durachd,
'S Mac Lachlain dlù 's an àm;
Is Mac Alaftair nan Lùb,
'S Mac Neachduinn Dun-da-ràmh,

XXIII.

Clann an t-Shaòir, 's Clann Laomuinn,
Gu 'm b' aobhach leo bhi ann;
Clann Uarig cha dean caochladh,
'S na Foirbaiſich cha 'n aomadh;
Clann Lamhruinn bidh 's a chaonaig,
Is daoin iad thig le ſrann;
Agus Siſalich Srath-Ghlais,
Gu h-ullamh bras na 'n ceann.

XXIV.

Thig Suth'rlanich gun fheall annt',
Is ſànt a chath na 'n gnùis;
Mac Caöidh, is Mac na Ceairde,
A Gollaibh, 's cha bu chearr iad;
Ni Rothaich 's Roſaich tarr' amach,
Agam annta tha mòr dhùil;
'S Clann Fhionladh a Braigh-Bhar,
'S cha b' iad bu tàire dhiù'.

XXV.

Ni Gràmaich naimhdean' theannachadh,
'S an lannadh as gu dlù;
Bidh Codhannich, is Cannanich,
Gan cuairteachadh gu h-ealamh deas,
'S mar ruaigeas coin na ſionnachaibh,
Theid Frangaich aiſeag nùnn:
Bidh Dughlaſich, is Scottich threun,
Gan cuir 'o fheum 's 'o lùs.

XXVI.

Na 'n cruinnicheadh Clann nan Gael,
Mar bàill leam ann ſan àm;
Na dh' ainamich mi ſan tra ſo,
Do na gàllain tha neo-ſgathach,
Sin bheireadh 'mach buaidh-larach,
'O n' bhiodh an aireamh ann.
'S is lionmhor cloſach namhaid
'San àraich bhiodh gun cheann.

---

## ORAN III.

### DO CHEAN-CINNIDH CLOINN GHRIGAIR, AN UAIR A CHAIDH E AN DARA UAIR DO INNISIBH NA H-AIRD AN EAR.

I.

Guidheam buaidh leis an t-ſeod ſin,
A ſheol uainn air aſtar;
'S è theachd ghachidh 'n làn ſhòlas,
Tha mi 'n dochas a thachairt:
Fear na miſniche moirè,
Nach bu choir a bhi gealtach;
Deagh Mhac Eoghain Mhic Iain,
Ceann-Cinnidh ſhiol Ailpain.

II.

Ceann na cèill is a ghliocais;
'S geur, fioſrach 'n a bheachd è;
Ceann aoidhean is fheumach,
'S e dh' èiſdeadh re 'n acain;

Ceann

Ceann toiſeich nan treun-fhear,
'N uair a dh' eireadh a ghaiſgeich,
Le 'n cuilbheiribh dù-ghorm,
Is lùth-choin bhiodh aca.

III.

Eiridh 'ghrian air na beantaibh,
Air gach gleann agus coiré;
'S bidh 'cheathairne 's uaiſlean,
Ga 'n cuairteach', 's ga 'n tathaich;
Ge d' bha iad fo ghruaman,
Ioma uair agus latha;
'Sgaoil niſe an ceo dhiubh,
'S bidh daimh chrocach re fhaighail.

IV.

Be an aidhear am ſtadheach,
Bhi ga iarruidh, 's ga ghleidheadh;
Coileach dubh agus liath-chearc,
Mar ſin is iaſgan na h-amhunn;
Mar re gèarr nan car ſiara,—
Cha bhiodh miann air am mnaibh,
Le cridheacha ſialuidh,
Ga 'n riarach, gu caitheamh.

V.

'N uair a ghairmeadh è co'ladh,
Na ſheoid, air a bruthach,
Le bhrataich ùr, uäinè,
Be a ſhuaicheanas gìublias;

Crann ſnaighte gun fhiaradh,
Air iarrtas ga chumail,
Le deagh Mhac Mhuirich nam buadh,
A ſheaſadh ſuas ann 's gach cunnthart.

VI.

'N àm leanachd nan ruag dhoibh,
'S a bhualadh nam buillean,
Leis na tri-chlaiſich chuilè,
Be ſud an duchas, 's an urram;
'N deigh an taghadh, gan giulan,
Dhiu' gun eagal air duinè,
Ghearradh chnamh agus ſmuais,
Cheann is chluaſan, gu 'm muineal.

VII.

B' e fearas-bhogha nan laoghach,
Co nach ſaoileadh?—cha cheiſd e,
Bhi gearradh le faobhar,
Gun aomadh, gun teicheadh,
Gun philleadh, gun tionndadh,
Le anntlachd no eagal;
Ach cuir ſhaighdean an crann iad,
'S cha bu chàm iad chum beachdach.

VIII.

Ge d' bu lionmhor na Picaich,
Mar eoin iteach, no gaineamh,
Cha do chaill iad am miſneach,
Ge d' bu tric chaidh an caradh;

Cha

Cha d' fhag dhiubh fuigheall no iarmad,
Chuireadh fiol ann 's an talamh ;
Leubhibh eachdraidh na righeachd,
'S bidh fibh cinnteach na 'r barrail.

IX.

'N dream dhionach, neo-chealgach,
Neo-chearbach, gun doille :
'S cian 's gur fad chaidh an feanachas,
Gun d' dhearbh iad bhi foillair.
Cha b' òr is cha b' airgead
A cheannachadh an comas,
Ga 'm buineadh Riochd' Alba,
Co cheal'chadh a chomain ?

X.

Ge d' rinn naimhdean an dìchioll,
Chum an dìteadh 's am milleadh,
Le falachd is mi-run,
Cliu do 'n Ti thog iad rithift.
Gur fliochd iad da rireamh,
Do na Riribh a dh' imich,
Tha nan cadal, 's nan sìneadh,
Ann an I-Chalum-chillé.

XI.

Gach meur a rinn fgaoiladh,
'O 'n chraoibh a bha torail ;
Bho cheann tamuil air fàondradh,
Mar chaorich air ainall ;

So

So an t-àm ann s' am feud ſibh
Bhi 'g aomadh na carruibh,
'S tlús a ghabhail fo 'gèigibh,
'O na gheidheagh i faillain.

XII.

Doibh a bhuineadh Gleannſreatha,
'S criocha leathan re 'n aireamh;
Gleannurcha, 's Gleanlocha,
'S bu mhath an còir air Braighdalbainn;
Seadh, 'm Bealach nan laogh bhreac,
Bha na laoghaich ga 'n àrach;
Bha Rainneach 's Gleannliomhunn
Fo chìs aig na h-armuinn.

XIII.

Na ſaoilibh gur breugan
Tha ſibh 'g eiſdeachd 's an tra ſo,
Bheir mi dearbhadh air chinntè,
Air gach ni tha mi 'g ràth' ruibh:
—Le labhairt 'o 'n f hirinn,
Chaidh Siol nan Righrean a ſhàruch',
Le caſaid luchd cùl-bhèum,
Nach b' f hiu iad bhi 'n aireamh.

XIV.

Och! An ioghna leibh m-oſnadh,
'S gur goirt leam an càramh?
Theid mi niſe 'Ghleanndochairt;
Tha 'm fochair nan ard-bheann,

'S do

'S do Choirecheathaich nam fiadhan,
Far 'm bu mhiann leo bhi 'g àbhachd;
'S do Ladhuirne Iochdrach,
Mu'n ciofaichear m' ardan.

XV.

Is a fin do Dhun-Stainnis,
Far nach fhaigh mi nis' aoibhneas,
Mar bha aig na Righrean,
Tha nan fineadh 's an rei'lain:
'S do In'erearragain mo ghaoil,
Aig taobh Lochacreirain:
'S do Gleann àrach' nan laogh,
Nan damh, 's na maoifeach, le cheilè.

XVI.

Ge do chaill iad an duchas,
Biodh an rùn is an gealladh,
Dhafan ghabh iad gu caomhal,
'S a ghiulan an eallach;
Mac an Athar nach lùbadh,
Le cùis nach biodh rathail,
Is nach fhaca le fhuillibh,
Neach a dhiulteadh le claitheamh.

XVII.

Ge do chuirte fan ùir è,
'N deaghidh dùnadh a laithean,
Gun d' fhag è na fiùrain
A dh' fhas gu fiughantach flathail,

Choifin urrum 'o 'n dùthaich,
Le 'n fùrd chum nan cathan ;
Cha 'n fhac an namhaid an cùl-thaobh,
'S cha be 'n dùchas a leithid.

XVIII.

Mo bheannachd le Sheoinaid,
Mathair oirdheirc nan Treun-fhear,
A dh' araich 'o 'n oig' iad,
Ann 's gach eolas is oilean :
'S càr i Mhor-fhear Chloinn Do'nuill,
'S do cho'lannaibh eille' ;
'N Duntuilm bha a conuidh,
'S i dh' fhuill mhor Righ nan Eilain.

XIX.

Be fhaicinn na dhuthaich,
A dh' uraicheadh aoibhneas,
Le a Chèilidh ghlan fhuaircè,
Nighean Ruaridh nan fteud-each :
'S ioma fruth do fhuill uafal,
Innt' tha gluafadh gun teagamh ;
Com an ceilinn re 'm bheo i,
'S i Shiol Leöid th' an Dun-bheagain?

XX.

Lion an t-fhlìc', is na doirt i,
Giulain co'nard, 's na brift i,
'S an fo cuir am chòir i,
O 's deoin leam gun tig i!

'S ge d' bhiodh innt' uifgè nam mor-bheann,
Cha fòr'inn e idir,
'S do dheoch flainnte gun òl'inn,
Dheagh Mhic Eoghain Mhic Iain.

---

## ORAN IV.

### DO 'N FHREICEADAN DUBH.

I.

Co nach cuireadh ceud failte,
Air an Fhreiceadan Ghaelach,
Bha car tamuil 'o 'n àite,
Th' air teachd dachigh d' an àros;
A fhuair a bhuaidh-larach,
'S ard-urrum 's na blàribh,
Le faobhar cruaidh, fgaiteach, geur, gorm?
Le faobhar, &c.

II.

'S e 'ar beatha do dh' Alba,
'S cian 's gur fad 'o na dh' fhalbh fibh,
Na fir fhiughantach chalma,
Nach robh gealtach no cearbach:
Chaidh gu minic a dhearbhadh,
Làn árdain is fearbhas,—
'N uair a dheireadh an fhearg oirbh,
Co bheireadh an colg as 'ur fròin?
Co bheireadh, &c.

III.

III.

Ge do fhuair ſibh 'ur leonadh,
Ann am blàr Fontenòi,
Le luaith bhi ga ſealadh,
Na 'r broilleach an conuidh,
Cha do chàill ſibh 'ur dochas;
Ach le cricheachibh mordha,
Chaidh air adhart gu deonach,
Gun ghiorag a doruinn.—
B' fhad a chiteadh an ceo ſin,
Bha direadh 's na neöil uaibh,
Le ſirinn, 'n uair thoiſich an ſtrì.
Le ſirinn, &c.

IV.

'S e 'ur Ceannard macanta meamneach,
Nach do chaill ruibh a ſheanachas,
'N àm dhuibh toiſeach le aineas,
Bhiodh naimhdean gan coſgradh mar mheanbh-ſpreigh;
'S cinn gan ſgaolta gu 'n eanachuinn,
Le neart ghairdean an cheannabheart';
'S fhad bhios cuimhne aig Frangaich,
Mar a dh' aom ſibh nan ionnſuidh,
Ge do ſhaoil iad gu 'n tionndadh' ſibh leo.
Ge do ſhaoil, &c.

V.

A mhiſneach 's an cruadal
A ghlac ſibh ſan uair ud,

Gun

Gun do lean iad gu buan ruibh,
Ann 's gach ionad do 'n ghluais ſibh;—
'N uair a dh' eireadh an tuaſaid,
Bhiodh 'ur naimhdean ga 'n luaithreadh,
Gun cheann, no gun chluaſan,
Càll am fala m' an cuairt doibh,
Gun an Ceannard re 'n gualainn,
B' e teicheadh am buannachd,
Mar an ſionnach ga ruagadh,
'S cha b' e ſeaſamh, ga 'm bualadh gu dì'.
'S cha be, &c.

VI.

'N uair chaidh ſibh thar chuantan,
Do dh' America Thuathach,
Ge d' bu lionmhor luchd fuatha,
Ag iadha' mu 'n cuairt duibh,
'N uair thairneadh gach cruaidh-fhear,
A chlaidheamh 'o chruachain,
B' aobhar eagail is truaighe,
Dhoibh teachd chum 'ur buaireadh.—
Bha fir Bhuidhe le 'n tuaghibh,
'S fir Dhubha bha gruamach,
Mar chaoirich ga 'n cuairteach',
A coilltean 's a bruachibh,
Ga 'n ceangal gun fhuaſgladh,
'S iad mar bhuar ann am buaile fo chìs.
'S iad mar, &c,

VII.

'S an ag Tecanteroga,
A fhuair ſibh a chòail,
'S a bhuail ſibh ſa chòraig,
'S cha d' fhuair ſibh an cònadh,
Ach ſa chath ſibh nar 'n ònar,
Air latha na dòruinn,
'Ur fuil chraobhach ga dortadh,
'N a taomaibh le forneart;
—Bha cuig ceud agus còr ann,
Do na leomhanna mordha,
Air aomadh, gun deo ann nan crè.
Air aomadh, &c.

VIII.

Ge do fhuair ſibh 'ur ſàruch',
Gun do bhuannaich ſibh 'n àrach,
Le cònadh an Ard-Righ,
Bh' aig Maois ann ſan Fhaſach:
'S do na dh' fhuraich a lathair,
'S o 'n duais tha gach là ac',
Bhi righail gu bràth ann 's gach tìr.
Bhi righail, &c.

IX.

Buaidh-larach do 'n bhuidhinn,
A lubadh an t-iuär;
Mu 'n d' fhalbh iad air ſiubhal,
'S e theireamid riutha,
Na Saighd'eara Dubha;

Na

Na fealgairean fubhach,
A dhireadh am bruthach,
'S a dheanadh am bruthadh,
Le 'n ochd-chliofnich ghlana,
Nach diultadh an t-aingeal,
'N uair a thigeadh frad ealamh 'o 'n òrd.
'N uair a thigeadh, &c.

X.

'S e 'ur n-aireamh a nife,
A dhà is dà fhichead;
'S gach àite do 'n tig fibh,
Lan graidh fibh is gliocais;
Cha tràillean do 'n mhifg fibh,
No geocaich gu itheadh,
Ach ro-fhoghluimte, innealta,
Oranach, fiofarach, grinn.
Oranach, &c.

XI.

'N uair a thigeadh a chabhag,
Gu 'n eireadh na gallain,
Le lannaibh ga 'n tarruing;
Bu cheutach an fealladh,
'N a 'm breacanaibh ballach;
'S na h-ofanaibh gearra,
Mu na calbanaibh geala;
Tha brogan nam barr-iäl,
Air na luth-chafan ealamh,
A fhiuladh na bealaich;

'S cha chuireadh du'lach no gaillîn,
Aon thèus no maill' air na feoid.
Aon thèus, &c.

XII.

Gur miaghail na h-armuinn,
Leis 'm bu mhiann bhi 'san àiridh;
Na giomanaich àillidh,
A fhiubhladh am fàfach,
A dhireadh na h-airdean,
'S a dheanadh an làmhach',
Mu chroma nan tràthan;
'S 'n uair philleadh, bhiodh failt ann,
'S gach ceol mar a baill leo,
Aig mnathan 's oidheanna gràdhach:
'S bhiodh fian is fithionn fan tra fin,
'N talladh fialuidh nan Gàel;
Bhiodh na fearraig ga 'n tràghadh,
Is na fliceachan làna;
'S e deoch air chuimhne Righ Fionghael,
Bhiodh aig na fir mheamneach ga h-òll.
Bhiodh aig, &c.

XIII.

'S glan 'ur Ceannard, 's gur feòlta,
Leis bu ghnath bhi fa chòraig,
Gràmach na mifnich, is eolais,
'Seirc, is gliocais, is foghluim:
'S an fo 'fgèith thig fibh còladh,
Le bheul ni 'ur cònadh,

'S e

'S e chumas 'ur còir ruibh;
Caraid faighd'ear an t-ogan;
'S an 'o theaghlach Mhontròs a ta 'n Saoi.
'S an 'o, &c.

XIV.

O Eachuinn! 'o n' fhuair thu,
A bhratach ghorm bhuadhar,
Nach fhacas, 's nach cualas,
Aon namhaid thug uaibh i.
—Na bidh afcaoin, no buailteach,
Air na treun-fheara ftuama,
'S iad a leanadh an ruaig air a druim.
'S iad a leanadh, &c.

---

## MARBH-RANN

### DO FHEAR IN'ERARD'RAIN.

I.

O Ghrigair Mhic Challum,
Mhic Ghrigair, Mhic Dhu'ill,
'S i 'n fgèul thanig ùr oirn,
A Saffan do 'n duthaich,
Dh' fhag ar cridheachan tùrfeach,
'S thug deoir air ar fùilibh,
Gun do chuir iad fan ùir thu gun deo.
Gun do chuir, &c.

 II.

II.

Bu tu fealgair an fhirich,
Bha thu fealbhar ga fhìreadh,
Le d' mhiol-choin 's le d' ghillean,
'S tu dheanadh an t-fhitheann,
'S tha d' thigh mor ann am pilleadh,
Gheibhte òl, ceòl, is friathal,
'S deocha flainte gan iomairt ga 'r coir.
'S deocha, &c.

III.

Fhir a fhaor finn 'o reachdan,
'S 'o gach fnaim rinn ar glacadh;
A dh' ofgail na glafan,
'S gach lùb a bha 'n tafgaidh;
A fhuair eifdeachd do d' fhacall,
Ann an aobhar a cheartais;
Cho-dhaingnich gun bhaca,
Saorfa Ghrigareach ghafta.
—Do chuimhne theid aifeag,
Do gach linn a bhios againn fan fheöil.
Do gach, &c.

IV.

'S ioma buaidh bheir an armunn;
Nach dean mi aithris 'fan tra fo;
Bha e cinnadail cairdail;
Bha e iorafail baighail;

Mar

Mar Chuchullin bha ardan,
Mar Threunmhor bha thàbhachd;
Tha gach coire is fasach,
Fo dhubhar is sgaile,
Gun thu 'g an siubhal', mar b' àbhist, a sheoid.
Gun thu, &c.

V.

Ge d' tha Do'null a làthair,
Mar Oisian air f hàgail,
An deaghaidh nan sàr-f hear;
Cha seasamh e t-àite,
Ach mar chloich air a càramh,
Ann an ionad nan slàn-ubh.
—Do na thainig do 'n àl so,
Cha 'n f haca mi t-àicheadh,
O Fhir In'erard'rain!
Is cràiteach do chardean a d' dhèidh.
Is cràiteach, &c.

VI.

'N uair chaidh 'm Freicadan Gaëlach,
A thogail an àirde,
'S an taghadh 's gach àite,
As gach duthaich 'san d' f has iad,
Fhuair thu 'n turram air àilleachd,
'O d' mhullach gu d' shailibh;
Bu mhac samhuil thar chach thu,
Do 'n mhac bh' aig Righ Daibhi.
Mo chreach-lèir thu ga d' charamh fo 'n f hoid!
Mo chreach-lèir, &c.

VII.

VII.

Mar dhearbh air an fhirinn,
'N uair chunnic an Righ thu,
Bu mhor a thoil-inntinn,
Do leithid a chinntinn,
Ann an oisinn d' a righeachd.
Thug e Shasan an sith thu;
—Ach fir eile nach striochdadh,
Chaidh aireamh dhiu' bhìneadh le mòd.
Chaidh, &c.

VIII.

Ach nam bu naimhdean gun tiomadh,
Dheanadh thusa a mhilleadh;
Ga d' dhioladh cha firinn,
Ach na thanig do d' Chinneach,
Na Cinn-iùil' threùn nach pilleadh,
Le h-eagal no giorag;
Be an duchas 'san iomairt,
Bhi fagail leontè, 's gach ionad, na naimh.
Bhi fagail, &c.

IX.

Gu 'n èireadh gu dàna,
Leat Tighearna Lauric,
Ceann-Cinnidh nan armunn,
E fein 's a thriuir Bhrath'rean;
'S na ceudan d' a chairdean,

Thuair

Thuair an t-urram 's na blàribh ;
Bha ſud agaibh gun àicheadh,
O linn Fhearàis gu là Ghlinnefreòin.
'O linn, &c.

X.

O! dh' eireadh gu luath leat,
Na ſuinn a Tigh Ruadh-ſhruth,
Na ſir uramach uaſal,
Ge d' tha 'n Ceannard gun luaidh air,
G' am buineadh an cruadal,
Ann 's gach àit' an do ghluais iad ;
Piob is bratach ùr uaine,
Ga giulan gu buadhar,
Le Mac Mhuirich, 's be dhualchas,
Bhi ſeaſamh re 'n gualainn ſan ſtrì.
Bhi ſeaſamh, &c.

XI.

Cha bu cheiſd e re fhaoineachd,
Nach eireadh 'n deagh-ſhaighd'ear,
Fear mor Ghlinnegoill è ;
A ſiubhal gharbhlach is choiltean,
Cha chumadh an oidhch' è,
'S cha do chum è a ſhaibhreas,
Thoirt do gach dubhach is aoibhneach an ainm.
Thoirt do, &c.

XII.

Dh' eireadh 'n Ridaire Seumas,
'S a Ghranndaich gu leir leat;
Na fir cheanſalach threuna,
Dheas-lamhach, 's nach geilleadh,
'N am breacan an fheilè,
Le 'n glas-lannaibh geura;
Tha dà thaobh Uiſge Spè dhiu';
'S iad bheireadh na ceudan ſo chìs.
'S iad, &c.

XIII.

As an Eilean Sgiath-èunach,
Thig an curaidh deas dàunta;
E fein 's a luchd leanmhuinn;
'S è Mac Ionmhuinn is ainm dha,
Ro-ullamh chum mharbhadh,
Is chofgradh naimhdean mar mheanbh-ſpreidh,
Aſad dheanain lan earbſa a Sheòid.
Aſad dheanain, &c.

XIV.

Gun tigeadh gun fhuireach,
An Ridaire guineach,
Deagh Sheumas Cochunna;
'S Mac Cuaire a Muille,
Gribhich, Greigich, is Gunich,
Sruilich, 's Màlàchich cha chumadh,
Mac Aula, is tuillé,
Rinn ſgaoil' 'o chraoibh dhuilleach na 'm meöir.
Rinn ſgaoil', &c.

XV.

XV.

Mac an Leifdair 's a bhuidhinn,
Le 'n camanna iuäir,
Chuireadh faighdean nan fiubhal,
A dheanadh am bruthadh:
Bhiodh am feur air a thuthadh,
Le creuchdan a fruthadh,
Nach caifg lèigh, 's nach bi tuille nam beo.
Nach caifg, &c.

XVI.

Gun eireadh gu macant',
An Ridaire fmachdail,
Mac Ghrigair an Laig leat;
E fein 's a chuid gaifgeach,
Bu cheutach am faicean,
Dol fios an fan fheachda,
'S nach pilleadh le gealtachd anios.
'S nach pilleadh, &c.

XVII.

Gun eireadh an leomhan,
Mor-fhear an t-Srathmhoir leat;
Mor-fhear Ghlamais le eolas,
Thig mar-ris ga chònadh;
'N uair dh' eireadh na feoid ud,
Co bheireadh dhoibh còail gun ftrì?
Co bheireadh, &c.

XVIII.

Ach 'o nach daoine thug uainn thu,
Com' am biodh mid fo ghruaman?
'S gu 'n lean ſinn gu luath thu;
'S è mo dhurachd mar dhuais dhuit,
Thu dh' eiridh neo-thruaillidh,
'Meaſg nan treud a bhios buadhar,
Air deas-laimh an Uain ann an sìth.
Air deas-laimh, &c.

---

## ORAN V.

DO THEARLACH GRANNDA, FEAR CHINNAIRD.

I.

Guidheam buaidh leat a Thearlaich,
Ann 's gach àite do 'n tèid;
Gur oighr' air Cinnaird thu,
A ſhar Granndaich 'o Spè:
Do na leomhain tha calm' thu,
Ro ſhealbhar am feum;
'S iad nach gabhadh ri maſladh,
Siol Ailpain 'o 'n Chrèig.

II.

Bu dan do mhac ſionnaich,
Na 'm baithne dha thù,
Do leantuinn na b' fhaide,
'N uair dh' aiſig ſibh dùirn;

'S 'o n'

'S 'o n' nach b-urra dha 'n gleachda,
A ſheaſamh gu chùl,
'S è dh' iarr è dhiot còrag,
Ga chònadh do 'n ùir.

III.

Cha do chaill thu do mhiſneach,
Ach bha do ghliocas co-mhor,
'S gu 'n d' àicheadh thu tric e,
'O n' briſteadh è chòir:
Aig innſeadh dha chunnthairt,
'S è dh' fhuireach gu fòill;
Gu 'm be b' fhearr an deoch reitè,
Ghrad eigheach' gu h-òll.

IV.

Bha fhreagairt co dana,
Ann an cainnt nach robh ciùin,
'S am briathran bha ſgàthach,
Le ardan na ghnùis;
Mar glacadh tu achaſan,
Le cath cruaidh as ùr,
Air boidean a bhaiſte,
Gum bu ghealtaire thù.

V.

'N uair nach gabhadh e àicheadh,
Gun do narachadh beò;
Ga d' chàineadh 's gach àite,
Ann an t-aradh an t-òg';

Le bagradh bha granail,
Gus 'n do fharuich e t-fheòil,
'N fin ghearr thu a lamhainn,
'S cha bu chearr thu a fheòid.

VI.

'O n' bha thu 'o t-oige,
Lan eolaìs is iùil;
Rinn thu t-inneal a fhonruch',
Mar bu chòir dhuit, le tùr;
Claidheamh geur a chinn-aifnich,
Mar a chleachd thu 'o thùs,
Air aodhairt do 'n chruaidh laidir,
Le Ferara gu chùl.

VII.

Bha fud ort a fhleafgaich,
A freafdal do d' fhèum;
Le dà dhaig a bha freag'rach,
'S a fheafmhadh an glèus;
Bha thu earbfach ann 'n teine,
'N uair a bheireadh tu 'n cèum;
'S iad ullamh gu dearas,
Is nach ceileadh am bèud.

VIII.

'S tu raoighnaich re d' ghualainn,
An sàr dhuin uafal deas treun,
Mac Thighearna Cholla,
'S è cho toileach riut fhein;

Nan

Nan tigeadh ort cunnthart,
Thairneadh ullamh a' d' dheidh,
Mac Ghilleathain a Muille,
Do 'n dream chruaidh, ghuineach, nach gèill.

IX.

Gun d' fhalbh thu gu crithail,
Air art-ſlighe le fonn,
Le làn earbſa thu philleadh,
Gun ghiorag a' d' chòm.
Chum thu chonuibh gun mhearachd,
Ris an fhear air an tòm;
'N aird an ear do Dhun-eidin,
Is iad le cheill air am bònn.

X.

Bha 'n t-Eirionnach uaibhreach,
Fo luaineas gun tamh;
Mar dhuin' air a bhuaireadh,
'S an uair a bhi ann;
'S an tra dh' fheuch è a chruadal,
Cha robh bhuannachd ach gann;
Chaidh an luaith thair do ghualainn,
'S cha do ghluais thu do cheann.

XI.

Ach bu mhithich dhuit tarruing,
'N uair a dh' fharich thu ghaoth,
'S na fiachanna dhioladh,
'S an iocadh do d' thaobh;

'N uair thiondadh thu ghaifgaich,
Gu grad air do chaol,
Chuir thu 'n t-fhaighead bha fgaiteach,
Fo 'n choigeamh aifne do 'n laoch.

XII.

Fhuair e nife na b' fhiach è,
'S thainig crioch air le h-èug;
Cha ghearr e le fhiacaill,
'O n' chaidh ghialan 'o fhèum;
Chaidh e thalamh na di-chuimhn',
'S cha 'n fhiu ghniomh chuir a' m' fgèul,
Gach fcleo is cainnt dhiamhain,
Thainig riamh as a bhèul.

XIII.

O! 's aoibhinn an nuadhachd,
A fhuair finn an dè,
'S do gach caraid a chual e,
Gun do bhuannaich thu 'n rèis:
Cha bu mheag a chuis fmuarain,
Do uaiflean Shrath Spè,
Gu 'm faigheadh è buaidh ort,
Fear-ruagadh nan trèud.

XIV.

Bheirinn comhairl' air nuadhaich,
Bhi ftuama nam bèus:
'S gun am faicinn an tuafaid,
Ach gluafadh gu rèidh:

Gun

Gun tamailt a thairgfe,
Do Albanach trèun ;
'S iad fiol altrum nan garbh-chrioch,
A dhearbhadh iad fèin.

XV.

Mhic an athar a b' àille,
'N uair a bha è na bheo ;
Bha a bhuaidhean do-aireamh,
Cridhe blàth, farfuing, mòr ;
Cùl-taice nan Gael,
'N uair bha càch air an tòir ;
B' aobhar mulaid d' a chairdibh,
A charamh fo 'n fhoid.

XVI.

Mu leanas tu àbhaift,
Oig aluinn mo rùinn,
Gheibh thu urram is failtè,
Ann 's gach àit' an tèid thù :
Theid do cheanfalachd arduch',
A Thearlaich ghlain ùir,
'S bidh gach duine an gradh dhuit,
'S cha chaill thu cairdeas a Chrùin.

## ORAN VI.

### DO SHEUMAS, DI'UC ADHOLL.

I.

THA mo ſmuaintean diomhair,
A direadh le meamna',
Mu 'n Mhoireach nach diobradh,
'N a là a luchd leanmhuinn:
'S 'o na labhras mi 'n fhirinn,
'N uair a dh' innſeas mi 'n ſeanachas,
Cait an robh 's na tri Righ'chdean,
Ga 'n ſtriochdadh tu t-ainmean?

II.

Bu Cheann-feadhna mor treabhach,
Diùc Seumas bh' air Adholl;
Nach ſtriochdadh do 'n eucoir,
'S nach geilleadh 's na eathaibh;
Be t-ath-ainm Tullichbhardinn;
Co thairneadh riut claidheamh?
Bha thu d' Mhor-fhear Sratharduil,
'S 'o thàll is Srathtatha.

III.

Bha còir aig t-ainm air Bochuidir,
'S bu leat ìuchraichean Fhaclaind;
'S bha 'n Tigh, leis na h-achaibh,
Suas 'o Pheairt tabhairt màil dhuit;

Bha

Bha Gleannamain 's Gleannliomhuinn,
Fo chìs agad, armuinn,
'S gu Blàr a ghuàile 's nan gaodhar,
Bha t-fhaghaid a tearnadh.

IV.

Bu tu Ceannard fir-feachdan,
'S a ghleachda nach geilleadh;
Mor-fhear Moirreach nan gafd'-thigh,
'S Bhalbhana na Beurla;
Bha thu d' Mhor-fhear an Saffan,
'S do cheartas a reir fud;
'S bu mhath do chòir air Cnocduinne,
Far an cinneadh an fheudail.

V.

Ann an Comhairlibh Uaigneach,
Ard Uaiflean na Righeachd;
Bha thu fheafmhach gun ghluafad,
'S ann am Manna bu Righ thu:
Aon do Ridairibh Chluarain,
'S ro luachmhor do 'n tir fo:
'S leat ioma ainm eille,
Nach leig doille dhomh innfeadh.

VI.

Mhic an Athar nach lubadh,
Le bèus nach biodh dunail!
A fheafamh le durachd,
'S dh' fhag an Aonachd thu dubhach;

'S 'o n'

'S 'o n' is ni th' air a dhearbhadh,
Gu 'm biodh Alba fo mhulad,
Gun d' fhag thu gach cealgair,
'S gun d' fhalbh thu e Lundhuinn.

VII.

'N àm taghadh nan Uaiſlean,
Cait an cualas no 'm facas,
Thu bhi calladh do chruadail?
Cha truailleadh tu t-fhacull:
Bu lionmhor do bhuaidhean,
Sud bha dual dhuit, a ghaiſgaich;
Mar Righ Saul meaſg an t-ſluaigh thu;
Co bhuaileadh 's an fhaich' thu?

VIII.

Bu treun deas am ſiuran,
'S bu mhiann ſùl e re fhaicinn,
Ann an carbad ga ghiulan,
Nan ſeä lùth-eacha glaſa;
'S nam tagradh gu ciùin dhuit,
B' e do dhurachd an ceartas;
'S cha bhùineadh iad ni ort,
Na bha luchd diùmaidh ann 'n Saſſan.

IX.

'S fad 's gur leathan do chriochan,
Na 'n iarrteadh an tomhas;
Gu 'n gabhadh iad bliadhna,
'S cha deanadh e 'n gnothach;

Oir is farſuing gach faſach,
'S gach àiruidh tha d' mhonadh,
Gach ſrath agus braighe,
Gach beinn ard agus core.

X.

'S coillteach, badanach, luachrach,
Feurach, fuaranach, fallain,
Lubach, lurach, na bruachan,
Deas is tuath do Uiſg' Gharri:
Luſach, ſeillaineach, ſguabach,
Gun ghruaim ann an talladh:
'S leat Dunchaillin nam fuar-bheann,
Gu Druimuachdair a chabhaidh.

XI.

Bha do cheathairne umhal,
Gun ghiorag no athagh,
A tarruing re d' chùl-thaobh,
Ann an ùrach' a chatha:
Leat a dh' eireadh le durachd,
Ioma fiuran gun mheathadh,
'S b' aobhar eagail is tiomadh,
'N uair dhuiſgeadh Fir Adholl.

ORAN

## ORAN VII.

### DO RHIDAIRE NA H-APUN.

I.

'S 'E do bheatha, 's gur mithich,
Thu thighinn gu d' dhùchas,
Dheagh Mhic Sheumais, Mhic Iain,
Oighre dligheach na dùth'ch so ;
Tha t-uaislean 's do cheathairne,
A feathamh le dùrachd,
'N làn earbsa re t-f haicinn,
Sheoid ghaisgail nan lùth-each.

II.

Tha t-àros ro thaitneach,
'S fo f hasgadh nan siantan ;
Ma choinneamh na greine,
'N àm eiridh gu sgiamhach.
Be sud talladh a phailteas,
Far am faighte a bhiatachd ;
Ann is tric thuair na feumaich,
Orra 'n deircè a riarach'.

III.

Gur ceutach do choille,
'S gach doire ma 'n cuairt dhuit,
Gu badanach, dosach,
Ar chossas an uaine ;

Le 'n

Le 'n ard chrainne ghiubhais,
Dharach, 's iubhar re 'n gualain,
'S craobhan eille 't' ann tuille,
Nach urra mi luaidh dhuibh.

IV.

Gur binne, 's gur grinne,
No na h-innealtan tàthtè,
An ceol loinnearra milis,
Mu bhrifcadh na faire,
Bhios aig eoin nam piob bhlafda,
Shiuthlach, ghrad-ghobach, chàileach,
A cuir failt' air a mhadainn,
'S nach caidail an tra ud.

V.

Bidh 'n uifeag 's am bru-dhearg,
Gu furdail air ghèugaibh,
'S a chobhachag chùilteach,
'S an fmudan aig èigheach ;
Gu ceilaireach, oranach,
Orra lòn cha chuir eagal,
'N fud goiridh an fmeorach,
'S bidh 'n neonain 's an dùlach.

VI.

Cha tig a ghaoth thuathach,
Air fuaraid an earraich,
Gu baile 'n ard-uafail,
—'S e Uaimh àite-calaidh ;

Gu

Gu biolarach, fuaranach,
Cluaranach, faillain,
Lufach, feillaineach, cuanta,
Minneach, uananach, bainneach.

VII.

Ach 's mor do ghoireas, a laoich,
'S cha be maorach na mara,
Ach daimh agus maoifich,
Eoin fhraoich agus thighean;
Coileach dubh agus liath-chearc,
Air t-iarrtas gum faigheadh,
'S am bradan geal-iteach,
A thigeadh a Tathadh.

VIII.

Seann tealach ga rireamh,
A bha fior-ghlic is fonadh,
'O lìnne gu lìnne,
Thain am fìor oighr', 's cha choimheach;
Ceann aoidhean is dhillfean,
Ceann na sìth ann 's gach gnothach;
Ceann Cinnidh nam Meinaneach,
'S é tha mi a moladh.

IX.

Tha do chòir air a fgriobhadh,
Gu cinnt air an Apuinn,
An tìr aranach, lionach,
Bhleathach, ìmach, gun airceas:

Ge d'

Ge d' is farfuing an righeachd,
'S i àit is riomhaich tha 'm aithne;
'S gur leatfa le firinn,
Slios Mìn Locha Rainneach.

X.

'S f had 's gur leathann re aireamh,
Gach beinn is àiridh tha d' mhonadh,
'O bhraigh Ghlinnurcha,
Gu cùl Locha Gara;
Tha Loch Erachd 's an Eiginn,
A geilleadh do d' cheartas,
Mar fud is Sronchluanidh,
A Chruach 's Coirebhacidh.

XI.

O 's ioma fuil uafal,
Tha gluafadh an cuiflibh,
An Ridaire bhuadhair,
Ann fa chruadal nach tuifleadh!
Bidh Cinn-f headhna ag iarruidh,
'S a miannach bhi d' chuideachd;
'S mor do dhàimh re fiol Dhiarmaid,
'N aird an iar tha na curaidh.

XII.

Gur càr thu Mhac Chailain,
An gallan neo-fgàthach,
'N uair a thairg Bàn-righ Shaffan,
Alba fhaicinn na fhàfach,

Gun d' fhalbh è a Lundhuinn,
A chuireadh nan Gàel,
'S bha 'n luchairt fo ghiorrag,
Gus 'n do phìll iad an t-armunn,

XIII.

Tagh do chèilidh a teaghlach,
Mhor ghreadhnach mar b' abhaist;
Be fud cleachda nan daoine,
Bha daonnan a' d' àite,
A burra eiridh a t-aobhar,
Le faobhar gun fhàlluin,
Smachdail, neartmhor, gun aomadh,
'S nach caochail an càirdeas.

XIV.

Bidh gu fiughantach, fearail,
Iular, earailteach, fàilteach;
Bidh gu macanta, stuama,
Seircail, truacanta, gràdhach;
Na bi ardanach, uaibhreach,
No luaineach a' d' ghnàthach,
'S gu 'n cìnn thu mar luaichair,
'S cha ghrad-bhuailear gu bàs thù.

XV.

Na tugadh luchd fuadain,
Ort bhi luaineach a' d' ìnntinn;
Ach gluais mar bu dual dhuit,
'S na cum cluas re luchd mì-ruin:

Na

Na eiſd re caſaid a bheartaich,
'S fear na h-airc' air a dhiobairt;
O! 's fhuraſt ruigheachd air braighe,
A gharaidh, 's e ioſal.

XVI.

Bhean an tighe bidh ealamh,
'S cuir an t-ſearrag a làthair;
Lion na ſligeachean glanna,
'S na cuir thairis dheth àile;
'S gu 'n òll ſinn a rithiſt,
Le cridheachan blàtha,
Deoch ſlainte an Rhidair',
'E thighinn gu àite.

---

## MARBH-RANN

### DO CHAILAIN CAIMBAIL, (COIRECHUMHAINN.)

I.

Co is urinn a leirſinn,
A ſgriobhadh no leubhadh,
No innſeadh le beulaibh,
Am bròn tha ma d' dheibhinn,
A Choirechumhainn 'o n' dh' èug thu?
Tha do Mhathair dheth deurach,
'S t-aon Bhrathair fo euſlan,
'O na chual e 'n Lunnuinn an ſgèul ud,
Nach fhaiceadh e 'n treun-fhear na bheo.
Nach fhaiceadh, &c.

II.

'N uair chaidh ghairm ann an cabhaig,
Dh' fhag e 'n luchairt gu h-ealamh,
Ann an carbad nan feang-each,
Srianach, ceann-laidir, frannach,
Do dh' Alba nan deannaibh :
'S 'n uair thain e gu caladh,
'N àite mùirn agus farum,
Mar bu ghna bhi fa bhaile,
Bha Aodainambuill fo fmalan,
'S na uaiflean mordha a' d' chathramh,
Gun an aire air aidhear no ceol.
Gun an aire, &c.

III.

Tha do charaid mor-dileas,
Ris an canar Gleannliomhunn,
Fo fprochd is lan mi-ghean,
Nach robh ìoc-fhlainnt ann 'n aon ni,
Do na thug e do 'n fhirain,
'O n' 's è 'm bàs bha ri ftrì ris,
'S nach geilleadh è dh' innleachd nam beo.
'S nach geilleadh, &c.

IV.

'N uair thog iad an giùlan,
Bu chràiteach an ciùran,
Bh' aig mnathan na dùcha,
Le cridheachan tùrfeach :

Do

Do thuath air an rùſgadh,
Mar chaoirich gun chùl-taobh,
'O n' dh' fhag an ceann-iùil iad;
B' ard-bhreathamh 's gach ni thu;
'S leis an eucoir cha lùbadh;
'S tu ſheaſadh le dùrachd ſa choir.
'S tu ſheaſadh, &c.

V.

'N taobh ma thuadh do Dhunlòchadh,
Do thaiſg iad an t-ògan,
Re tàicè nam mor-fhear,
Ann ſan ionad bu choir dha;
B' e fhagail na ònar,
Na luidheadh gun deò ann,
Dh' fhag a dhillſean gun ſòlas,
Nach fhaic è 'n còäil nan ſuinn.
Nach fhaic è, &c.

VI.

Ceann na tuigſe 's na cèille,
Na luidhe, 's nach èirich;
Ceann math bhanntrach is fhèumach,
Nam bochd is dhiol-dèircè,
'S e nach deanadh an treigſin;
Ach bheireadh dhoibh èiſdeachd,
Ann 's gach ni a bhiodh fèumail;
'S a dheanadh an rèite,
Na 'm bitheadh an eucoir ſa mhòd.
Na 'm bitheadh, &c.

VII.

Bu Cheannard air cèud thu,
'S air mìle na 'm b-èiginn,
'N uair a rachadh tu d-èididh,
Fo bhreacan an fhèile ;
Bhiodh lann ghorm na gèur-roinn,
A chinn-aifnich, chruaidh, bhèumnach,
Ann laimh a ghaifgich nach geilleadh ;
'S e gun leanadh gu geur air an tòir.
'S e gun leanadh, &c.

VIII.

Am fiuran fiughantach fiachail,
A dh' fhas gu cumadail ciatach,
Gun chromadh gun fhiaradh ;
A dh' albh mun do liath è.
'S mor ionndrain 's na criachan ;
B' fhear ceannaich an fhiona,
Ge be dh' oladh, 's è dhioladh ;
Bhiodh gach deoch mar bu mhiann leis,
Ann an talla na fialachd,
'S a ghillean air iarrtas do ghna.
'S a ghillean, &c.

IX.

Bu dubhach an aithris,
Ann fan t-famhradh chaidh thairis,
Do d' luchd daimh agus tathuich,
Thu bhidh t-sìneadh gun anail,
'N cobhan cumhann, caol, daingeann ;

'S bhidh

'S bhidh ga d' charamh fo 'n talamh,
B' e thruimaich an eallach
Air do bhrathair, nach mairionn.
—Thu anaſdair Bhealaich,
'S ann a chuir iad thu 'm falach ſa chìll.
'S ann a chuir, &c.

X.

Nam b-ann le mi-rùn do namhaid,
A bhuaileadh gu bàs thu,
Bu lionmhor Guìneach cruaidh ladair,
'S dream eile air laimh leo,
Ann an oighreachd do bhrathar,
A dh-eireadh neo-ſgathach,
'S nach geilleadh 's na blaraibh;
Be 'n eiric a b-fhearr leo,
Cloſaich bhi ga 'n reubadh, 's fuil blath ga dòrt.
Cloſaich bhi, &c.

XI.

'S ann a Tigh Ghlinnefalach,
A thigeadh na gallain,
A bhuainte 'o 'n fhaillain,
Gu cruadalach tairis;
Locha dochart cha mhealladh,
'S è chumadh re ghealladh;
'S Ach-a-loinne a tarruing,
Nan deaghaidh le cabhaig;
Na meòir urail, dheas, fhallain,
'O 'n chraoidh tha dùinte am Bealach fo dhion'.
'O 'n chraoidh, &c.

XII.

A aird an iar nam fear fialaidh,
Do thigeadh fiol Dhiarmaid,
Mar fin 's Mac Iain Ridhaich,
'S Loch-nan-ealadh gun iarruidh,
Mac Cailain 's na ciadan,
Do na connfbuill tha miaghail,
Lan tart agus iota,
Gus an rachadh do dhioladh.
—Do 'n Righ bha iad dionach,
Ann 's gach ni a bha ciatach,
Cumail riaghailt is fiochadh 's an righeachd.
Cumail riaghailt, &c.

XIII.

Tha Baile Pheairt ann a-d dhèidhfa,
'S do luchd daimh an Dun-èidin,
Gun fòlas gun aoibhneas,
Mar bhanntrach ga reùbadh,
A caoineadh a cèilidh,
A bha gradhach ma dhèibhinn;
'S amhuil fin 's mar a dh' èirich,
Na 'n deanadh e fèum dhoibh,
Bhiodh na mìltean ma d' dhèibhinn fo thoir.
Bhiodh na mìltean, &c,

XIV.

Ge math iad re 'n aireamh,
'S ge ceutach gach àite,

Ata

Ata 'n frath is am braighe,
Gach coille is fàfach,
Gach coire is àrd-bheann,
'O Bhaile-nan-geardan,
Gu Rudh-ard-luinne 's an aird-iar.
'S lòm gualainn gun bhrathair,
Ge d' bhitheadh na cairdean na choir.
Ge d' bhitheadh, &c.

---

## ORAN VIII.

### DO 'N OLLA IAIN MAC LAGAIN, TIGHEARNA GHLINN-CÒAICH.

I.

'Smithich dhomhfa bhi gluafadh,
As mo fhuain, agus dùfgadh,
'S an t-aifeag a ghabhail gu luath,
Gu Lèigh an ftuam 's an t-fugraidh:
Ata luachmor 'meafg nan uaiflean,
'S a bhuaidhean fein ga ghiulan;
'S tric a thug e iad a gàbhadh,
Bha gu cràiteach leontè.

II.

Ceann na cèille, 's tric a dh' eirich
E gu h-eutrom lùth'or,
A leigheas chreuchdan a bha eaflan,
Bu mhor riamh fheum 's an dùthaich:

Cha

Cha 'n eil eucail ann ſa chreabhaig,
  Nach leir leis le 'n ſgrùdadh,
Is lionmhor beannachd tha fo ſgèith,
  'S mo bheannachd fein air thùs ann.

III.

Gur è Olla mor na fialeachd,
  'N curaidh fiorghlan ſunntach;
Gun mhoit, gun mhorchuis, no ſcleo dhiamhain,
  'S bha 'n fhirinn riamh ga ſhealadh;
Tha oilean, eolas, 's a dheadh-ghniomhan,
  Coſnadh miagh is cliu dha,
'S e Lèigh 's foghluimtè 's na criochaibh,
  Ge d' iarrar 'mach gu 'n cùl iad.

IV.

Cha n-aithne dhomh buaidhean an armuinn,
  Ge d' thàr mi gu m' dhùlan,
Fhioſrachadh amach mar b-àill leam,
  'S ard dh' fhas e thar mo chliùſa:
Tha e ſeaſmhach, ſeircail, failteach,
  Ciallach, cairdail, iùlar,
Caomhail, treun-mhor, cridhail, gradhach,
  Dèircail, àilte, cliùteach.

V.

Ann na ghnùis cha 'n fhaicear fearg chas:
  'S e ſearbh cha 'n eil na inntinn;
Ach gu h-uaſal, meaſail, ainmail,
  'S tha ſud dearbht' ſan tìr ſo.

Sealgair

Sealgair choileach, fheidh, is earb e,
  Leo dhearg e fraoch is mìn-fheur;
Namhaid bhradain air ſruth garbh e,
  Ris dhearbainn gaiſg ga rireamh.

VI.

Ach 's ioghna leam nach eil e poſadh,
  'O n' 's mor a dhoidh do cheilidh;
'S iom' oigh' uaſal tha na eolas,
  Leis 'm bu deoin dhi fein e,
'O n' ata e meaſail foghluimt',
  'S oighreachd mhor d' a reir aig;
Is fearàil, cuimir, deas an t-ogan,
  Gu ſeoltadh theid na eididh.

VII.

'N a thigh mor do chluinte 'n ceol,
  'N uair chruinneachadh ſeoid threunn ann;
'S an a 'd thalladh gheibhte 'n lòn,
  Gun airc' na choir no eiginn;
Deochan righail, 's fion gu leoir,
  Ga òll aig ogain chèutach;
Na h-ard dhaoin uaiſle tric na choir,
  'S na mnathan òg' ga fheuchain.

VIII.

'S friathailteach gach àm a choit,
  'S ro ſhoc'rach air an tìr ſo,
Ge d' aomadh gach aon drochaid,
  Eadar ſo 's Braigh Lìomhunn,

Theireadh

'Theireadh aon re aon, " Na bidh fo ſprochd,
'S a nochd na biodh ort mi-ghean;
Ruigidh ſinn Aiſeag an Ollai,
'S cha mhoille 'n ſin, no cìs dhuinn."

IX.

An deagh Mhac Lagain a Ladhuirne,
'S cha do chaill e 'n dùchas,
Bh' aig an dream bha cruaidh 's na feachdan,
'S a ſheaſmhadh annt' le 'n dùrachd;
'S iad claidhean cùil a chinn aiſnich,
Bha ac' mar chleachd ga 'n giùlan;
'S eaſan thainig 'o na gaiſgaich,
'S è ainm ceart Mac Dhùghail.

X.

Ach na 'm bithinn air mo ſhòcair,
Orm cha roiſeadh cliù dha,
Shuidhinn ſios gu ciallach foiſtneach,
'S dha dheanuinn focuill ſhiubhlach,
'N ſin dh' fhogradhinn uam a bhochduinn,
'S gach doſgainn ata dlùth dhith,
'S dh' òlainn deoch ſlainte an Ollai,
Ge d' bheireadh e orr uam.

ORAN

## ORAN IX.

### DO MHOR-FHEAR HUNNTIDH.

I.

Air Dhomhſa bhi 'g amharc uam,
Air madainn fhuar do 'n gheamhra,
Air Monadh Taiſg-thigh Dhun-eidin,
Thug me ceum gu tionndadh,
Dh' fhaicinn an Eoin a bha riomhach,
A direadh ga ionnſuidh,
'S cuig fichead fear na dheidh,
A geilleadh air gach àm dha.

II.

Shiubhail iad gu h-eatrom luath,
'S cha b' fhuar leo gaoth nam beanntan;
'S thain an Gràmach le chuid uaiſlean,
Gu ſtuama nan ionnſuidh;
'S 'o n' 's e 's cleachda do na Gael,
Bhi gu cairdail ceanns'lach,
Bha èididh-cheann ga 'n toirt gu làr,
'S iad glacadh lamh mar b-annſadh.

III.

'S 'n uair ſhuidh iad mu chlar na fialachd,
Gun mhi-thlachd bhi ſhannt orr',
Be 'm miann a bhidh tabhairt biatachd,
'S cha 'n iadhadh orra cambar;

Gach deoch ac' a chaifgeadh iota,
Ach leo 's e 'm fion a b-annfadh ;
'S iad ag òll deoch-flaint' an Righ,
Gun di-chuimhn' air a Phrionnfadh.

IV.

'S ann an fud bha chuiteachd ghradhach,
Chiallach, fhailteach, fhaolidh,
An Dà fhichead agus a dhà,
A dh' fhuil'neadh bàs mu 'n aomadh ;
Choifinn an t-urram ann 's na blàir,
'S nach do chaill an dòchas,
'S a tharruing an lannan fa chaonaig,
Ann an aobhar Dheorfa.

V.

Ach com' an leiginn di-chuimhn', air
An Ean fin ro-oirdheirc ;
Ata gu h-iteach, dofach, fgiamhach,
'S mor th' air fiomh an òir dhiubh ?
Cha 'n fhaca mi ean co maifeach,
'S cha 'n fhaic mi re 'm bheo e ;
'S ann bu choflach e ri gaifgeach,
No re Mac Dhiùc Ghòrdain.

VI.

'S math thig breacan ann an fheilè,
Do dh'-fhlait deug do 'n Ogan ;
Le trufcan gearr do 'n dearg is riomhaich',
'S gorm chudach-cinn gu feòlta ;

Ofain

Ofain ghearr air calba ſior-ghlan,
  Fo 'n t-ſhliaſaid tha dòäil;
  'S brogan le barr-iall ga 'n dùnadh,
  Air troigh nach lùb am feornain.

VII.

  'N uair a theid thu a' d' làn èididh,
  Do cheum bidh lùthar cònard:
Sealgair choileach, earb, is fheidh thu,
  'S is tric a gheill iad còladh.
Bidh t-uaiſlean ann ſin a' d' dheidh,
  'S iad dh' eireadh leat gu deonach,
  'S do ghillean le d' mhiol-choin air èill,
  Siubhal ſhleibhtean 's mhor-bheann.

VIII.

  Gur miann ſùl am fiuran gaſda,
  Re fhaicinn an cò'äil,
'N Tigh-cluiche, no air Sraid Dhun-eidin,
  Gur lionmhor tè tha 'n tòir air;
Their gach ban-tighearna re cheile,
  " Nach ceutach an t-Ogan,
  Bu mhiann leam bhi 'm luidhe na ſgèith,
  Gus an eireadh 'n lò oirn."

IX.

  'N a làn deis 's an eididh Ghalaich,
  A bha an t-armunn mòdhar;
'N uair a ghluais e air falbh do Lundhuinn,
  Bu ſhubhach an ſin a chôdhail;

'N uair chunnaic a Bhan-righ'n an Gael,
Chuir i failtè mhòr air;
'S bu mhiann le 'n trufcan a bha air,
A charamh air Righ Deorfa.

X.

Tha 'n fhuil righail, bhuadhar, bheachdail,
Luachmor, reachdmor, mhordha,
A gluafadh gu brais ann a' d' chuiflibh,
Mar fhruth i 'o na connfbuinn;
'S 'o nighean Righ Seumas a h-Aon,
Na fmaonaichibh gur fcleo e;
Bha tè leis poifd aig Righ na Fraing,
'S tè eil' aig Ceann gach Gordain.

XI.

Chualadh finn mar fhirinn bhuan,
'S gach tìr ma 'n cuairt o fheann fluagh,
Gach aon bha dhiubh bhi neartmhor cruaidh,
'N uair ghluaifeadh iad le cambar;
'S 'n uair ghoireadh Coileach an Taobh-tuath,
'S a chìr le gruaim a dh' aon-taobh,
Gun teicheadh a naimhdean fan ruaig,
'S cha b' ann do 'm buannachd tionndadh.

BEATHA

# BEATHA

## AN RIDAIRE MHIC GHRIGAIR, NA BAN-RIDAIRE, AGUS A BHRATHAIREAN, AS NA H-INNISIBH ANN AN AIRD AN EAR.

*An Luinneag.*

Iil uil a horo,
Gum bidh fonn ſlan oirn;
Is eiridh fónn da rireamh oirn,
'N uair chi ſinn Ridairè Lanraic;
Na iil uil a horo,
Gum bidh fonn ſlan oirn.

I.

Gun ſeoladh 'n Trìath air mìn-chuan,
Anios oirn' Ridairè Lànraic.
Iil, uil a horo, &c.

II.

Is com' an leiginn di-chuimhn',
Air a Chèilidh chiatach ghràdhach.
Iil uil a horo, &c.

III.

Padruic agus Raibeart og,
Gun ſeachnadh iad gach gàbhadh.
Iil uil a horo, &c.

IV.

Bidh Clanna Ghrigair misneachail,
'N uair thig iad do Shronslànuidh.
Iil uil a horo, &c.

V.

'S ann an In'earlochlarig,
A bha na Seoid g' an àrach.
Iil uil, a horo, &c.

VI.

Bidh 'n Cinneach uile sòlasach,
'N uair thig thu, Eoin, gu t-àite.
Iil uil a horo, &c.

VII.

'S tu Ceanna Cinnich 's diraiché,
Tha 'o na Riribh làthair.
Iil uil a horo, &c.

VIII.

Gach meur ata air sgaoileadh 'mach,
'O 'n Craoidh ud a bha àluinn.
Iil uil a horo, &c.

IX.

Gluasaibh steach an tàicè ris,
A bhrataich nach eil sgàthach.
Iil uil a horo, &c.

X.

Eiridh 'n Cinneach Granndach leat,
Bha ceannſaleach 's na blàraibh.
Iil uil a horo, &c.

XI.

Mac Ionmhuinn 's Mac an Abadh,
'O chian bha iad na 'm bràth'rean.
Iil uil a horo, &c.

XII.

Bithibh mar bu mhianach leam,
'S na di-chuimhnichibh 'n càirdeas.
Iil uil a horo, &c.

XIII.

Thig Mor-fhear an t-Srathmhoir anios,
'S an Codhannach a chuir fàilt' ort.
Iil uil a horo, &c.

XIV.

Bidh Ridaire an Lagain leat,
An gaiſgeach nach dean t-àicheadh.
Iil uil a horo, &c.

XV.

Mac Cuairidh thig a Muile ort,
Na Gunaich is Mac 'Ala.
Iil uil a horo, &c.

XVI.

Eiridh Clann an Leifdair leat,
Ann d' leifgail mar bu ghnàth leo.
Iil uil a horo, &c.

XVII.

Maladhich, Greigich, 's Grìbhich,
Is Sruilich a Srathàlain.
Iil uil a horo, &c.

XVIII.

Is tuille mor na thubhairt mi,
Na 'm burra mi an aireamh.
Iil uil a horo, &c.

XIX.

Deoch flainnt' an Ridair' òlaidh finn,
An dochas e theachd flàn oirn.

Iil uìl a horo,
Gum bidh fonn flan oirn;
Is eiridh fonn da rireamh oirn,
'N uair chi finn Ridairè Lanraic;
Na ill uil a horo,
Gum bidh fonn flan oirn.

## ORAN X.

### DO CHEANN-FEADHNA ADHOLL

I.

An ſgeul a chualadh mi 'n dè,
Mu 'n Diùc cheannaſach thrèun,
Ghluais mo chuiſlean gu aoibhneas mor.
An ſgeul, &c.

II.

Gun do ſhuidh e ſa mhòd,
Na bhreatheamh mar bu chòir,
'S b' e 'n ceartas bu dùchas do.
Gun do ſhuidh, &c.

III.

Bha na h-uaiſlean dha dlùth,
Toirt airè d' a iùl,
'S aig eiſdeachd re tùr an t-ſeoid.
Bha na, &c.

IV.

'S bha Fithich na grùid,
A gearain gu dlù,
'S iad a feitheamh an cùil re h-òr.
'S bha Fithich, &c.

V.

V.

Ach chaidh 'm mealladh nan dùil,
Cha d' fhuair iad an rùn,
'S cha do thog iad an ſùil 'o 'm broig.
Ach chaidh, &c.

VI.

Tha beannachd nan ceùd,
Gun mhearachd fo ſgèith,
An fhir leis 'm bu lèir a choir.
Thà beannachd, &c.

VII.

Cha 'n eil clachan no fèill,
Nach bidh ainm air a leùbh',
Mar mhil ann am bèul gach ſeoid.
Cha 'n eil, &c.

VIII.

Anns gach talla 'm bidh glèus,
Cluinnear farum nan tèud,
'S a dheoch-ſlainnte le ſpèis ga h-òll.
Anns gach, &c.

IX.

Guidheadh laithean bhi buan,
'N deagh-ſhlainte gun tuair',
Gun aobhar caoine chuir ſuas no broin.
Guidheadh, &c.

X.

X.

Tha thu 'd cheann-math do d' thuath,
'S a bhantrach cha ghluais,
Gus an craich i ſuas a brod.
Tha thu, &c.

XI.

Lean an gliocas, 's bu dual,
Re Ceann-feadhna nam buadh,
'S àrd Cheannard an t-ſluaigh tha mor.
Lean an, &c.

XII.

Stu Mac an Athar tha 'n sìth,
'S bha am Manna na Righ,
Co bheireadh dheth cìs ſan toir?
Stu Mac, &c.

XIII.

'N uair dh' eireadh an ſtrì,
Bhiodh na Saſſanaich mìn,
Gun aon fhocull, nan ſìneadh 'm fròig.
'N uair dh' eireadh, &c.

XIV.

'S 'n uair chuir iad e 'n chìll,
Bu dubhach gach tìr,
'S bha mhaithean a ſniomh nan dorn.
'S 'n uair, &c.

XV.

XV.

Dh' fhas a Chèilidh gun chlì,
A reubadh a cinn,
Tròm, dèurach, 's a h-ìnntinn leont'.
Dh' fhas, &c.

XVI.

Ach mur gabhadh ſibh ſgìos,
Bheirinn aire arìs,
Do gach ſeanair bha grinn nan lo.
Ach mur, &c.

XVII.

A bha luachmhor do 'n righ'chd,
'S nach robh ſuarach no clì,
B' e a buannachd am miann 's an ſpors.
A bha, &c.

XVIII.

Bha Seumas re lìnn,
Mar rèul iùil ameaſg ſhùinn,
'S bu treun e air mhile doigh.
Bha Seumas, &c.

XIX.

Dh' fhag Diùc Iain an luchairt,
'S gach cealgair bha dhiu',
'O n' bha iad air mhùtha feöil.
Dh' fhag Iain, &c.

XX.

Chuir e 'n t-Aonachd * air chùl,
'S gach cumhnant bha ùr,
Cha gheilleadh 's cha lùbadh leo,
Chuir e, &c.

XXI.

B' e a chleachd is a thùr,
A bheachd is a rùn,
A bhi ſeaſmhach 's gach bèus bu choir.
B' e a chleachd, &c.

XXII.

Fhir-fheathaimh! bidh luath,
Is aiſaig dhomh 'nuas,
An t-ſhearrag 's a chuach do 'm dhorn.
Fhir-fheathaimh, &c.

XXIII.

Is gu 'n òll mi 's an uair,
Deoch a dh' fhogras am fuachd,
Air a Mhoirreach, nach buaireadh òr.
Is gu 'n òll, &c.



* An co-cheangal eadar Albain agus Saſſan.

## ORAN XI.

### DO OIGH' UASAL ARAID ANN AN DUN-EIDIN.

I.

AIR dhomhſa bhi dìreadh,
Do thalla an Fhìrain,
Gu 'm faca mi 'n rìomhainn,
Ro earachdail coir.
'S oigh uaſal air chìnnte,
An riomhain ghlan og;
'O Thigh Ruadh-ſhruth ga rìreamh,
An riomhain ghlan og;
'S gur ailleagan priſail,
An riomhain ghlan og.

II.

Le meoir chaola ghrinnè,
A cluich' air ciùil-inneal,
Gu fonnar 's gu milis,
'S cha ſireadh i pròis.
'S oigh uaſal air chìnnte, &c.
'S bu chuideachd do Righ thu,
A riomhain ghlain oig.

III.

III.

Cha 'n eil i 'n Dun-eidin,
Ann 'n Alba no 'n Eirin,
Ga 'n deanadh tu geilleadh,
'S na teudan an ceòl.
'S oigh uasal air chìnnte, &c.
'S mor do chliù ann 's an tìr so,
A riomhain ghlain oig.

IV.

Tha do leadan na dhualaibh,
Falach màillean do chluasaibh,
'S a teurnadh mu d' ghuailaibh,
Mar thuairnean do 'n òr.
'S oigh uasal air chìnnte, &c.
Cha bu bheag a thoil inntinn,
Do 'n leigeadh tu pòg.

V.

Ceann aoidhean is dhillsean,
Cridhe blàth, 's lamh an sìneadh;
'S na seumaich cha dìbir,
A n riomhain gun ghò.
'S oigh uasal air chìnnte, &c.
Cha 'n urra mi luaidh dhuibh,
Gach buaidh th' air an oigh'.

 VI.

VI.

Cha 'n ioghn' i bhi iùlar,
'S i ſhiol Ailpain nan lùchairt,
Chuir luchd mi-rùin is cùl-chainnt
Car ùine fo leön.
'S oigh uaſal air chìnnte, &c.
'S ge d' thug foirneart fo chìs iad,
'Nis dhìreich na ſeoid.

VII.

Nigh'n an Aodhaire ghramail,
'S co maith 's theid an crannaig,
Mac Ghrigair ris canar,
Treun daingean ſa chòir.
'S oigh uaſal air chìnnte, &c.
'S e mo dhochas gu 'm pìll e,
Moran mhi-naomh 'o dhò'.

VIII.

Tha mais' ann a t-aoduinn,
A chuireadh nan daoine,
'S a thairneadh gu gaol iad,
Na 'n aobhaicheadh feoil.
'S oigh uaſal air chìnnte, &c.
Co thairgeadh dhuit mi-mhodh,
Nach biodht' air an tòir?

IX.

IX.

Dà fhuil is maith lionadh,
Gun chaogadh gun fhiaradh,
Fo mhaladh na nianaig,
Is fialaidh fan Eòrp'.
'S oigh uafal air chìnnte, &c.
Gheibhte maithean na tìre,
Ga d' fhireadh am pòs.

X.

Dà ghruaidh mar an caorunn,
Is gnuis ata faolidh,
Tha do fhlios mar an aoiluinn,
'S tearc aogus na h-oigh'.
'S oigh uafal air chìnnte, &c.
Gur aluinn, deas, direach,
Thu riomhain ghlain oig.

XI.

Beul meachair a mhànrain,
'O 'n ait a thig gàirè,
Deud fhnaighte, gheal, chnàmha,
'S teangaidh mhalda gun fcleo.
'S oigh uafal air chìnnte, &c.
Mar luibh ann an gàradh,
Tha àille na h-oigh.

 XII.

XII.

Gur gìle do bhragaid,
No canach a chàdhair,
A toirt buaidh air gach armunn,
A tharadh do d' choir.
'S oigh uasal air chìnnte, &c.
Mar shneachda an fhasaich,
'O d' bhraigh thu gu d' bhroig.

XIII.

Tha muineal gun fhailinn,
'O 's ceann broilleach dh' fhàs àliunn;
Gur samhl' thu do Mhàri,
A Bhan-righ'n bha mòr.
'S oigh uasal air chìnnte, &c.
Cha 'n eil ionad an tèid i,
Nach geill iad do 'n oigh.

XIV.

Tha do chaoin-chruth a chruinneag,
'O 's cionn gach uil iurram;
Gu dearbh tha thu uilè,
Gu cumadail coir.
'S oigh uasal air chìnnte, &c.
Ort a luidheas an sìdeadh,
A riomhain ghlain oig.

XV.

Do na chi mi a gluaſadh,
Do bhan-tighearnan ſtuama,
Cha ſeall iad ach ſuarach,
Re gualainn na h-oigh.
  'S oigh uaſal air chìnnte, &c.
  Tha do ſgèmh dhomh do-ìnnſeadh,
  A riomhain ghlain oig.

XVI.

A Mhararat chaomh chaoinail,
'S tu ſgàthan gach maighdean,
'S an reul-iüil tha toirt ſoillſe,
Dhoibh dh' oidhche 's do lo.
  'S oigh uaſal air chìnnte,
  An riomhain ghlan og ;
  'O Thigh Ruadh-ſhruth ga rireamh,
  An riomhain glan og ;
  'S gur àillegan ciatach
  An riomhain ghlan og.

ORAN

## ORAN XII.

### DO THEARLACH GRANND, TIGHEARNA CHINNAIRD.

I.

O ! 's fhad tha mi 'm ſhuain,
'S mo ſmuaintean gun fhèum,
Ann am breathal 's am bruadar,
Gun bhuannachd fo 'n ghrèin ;
Gur mithich dhomh gluaſadh,
Mu 'n fuaraich an ſpèis,
'S dol ſhealtuinn an uaſail,
Ga 'm bu dual bhi 'n Srath Spè.

II.

'N uair a ruiginn do bhaile,
Chluinninn farum nan tèud ;
Be do dhuchas bhi fearail,
Cruaidh, ſmearail a' 'm feum :
Bidh ceol, oll, agus aidhear,
Gach aon latha le chèil,
An tigh mor an fhior-ghallain,
'S ann bidh tathaich nan cèud.

III.

III.

B' e do mhiann agus t-aidhear,
A bhi caitheamh do lòin,
Re luchd gabhail an rathaid,
'N uair rachadh do d' choir;
Bhiodh an t-uiſge math beatha,
Ga ghleidheadh chum oll,
A chuireadh luchd feitheamh,
Ann am breathal 's an ceo.

IV.

Be ſud deagh chleachda t-athar,
'N uair bha e na bheo;
Cridhe fialuidh, 's lamh f harſuing,
A ſgapadh an oir.
Bha a luchd ſgriobhaidh,
Fo mhi-ghean 's fo bhron;
'S gur càll mor d' a dhìllſean,
E bhi na ſhineadh fo 'n f hoid.

V.

Ach ge d' dh' agair am bàs,
An ſaoi b-àill leam meaſg ſloigh,
Dh' f hag e choille fo bhlàth,
Aig an aillegan og:
Dh' f hag e chuach a bha dear-lan,
Cha do mheall e thu ſheoid;
'S a bhreacag gun bhearn aiſt',
Aig Tearlach, 's a choir.

VI.

Gur oighr' air Cinnaird thu,
  Dhuit 's co araid a Chùil,
Air Baile nan Craobh,
  Air gach aonach is ſtùc.
—Gu ma fadè do ſhaoghal,
  'S nior chaochail do ſmùid,
'S gu ma marionn do dhaoìne,
  Gun aomadh re d' chùl.

VII.

Com an luidheadh tu t-aonar,
  'S nach ſmaonaicheadh tù,
Air ban-tighearna chaoin-ghil,
  Ga 'm biodh foghlum is iùl?
Tagh do chèilidh a teaghlach,
  Mhor ghreadhnach 's an dùth'ch;
'S bidh do chairdean co lionmhor,
  Re ionlaibh an dùin.

VIII.

Gabh mo chomhairl', 's na ſeachain
  Bail Eachuin Mhic Righ;
Taoghail ann 's an dol ſeachad,
  'S gabh beachd air na chì;
Far am bheil an fhuil arda,
  Nach do chaill riamh ſan ſtrì,
'S ma bhios oighr' ort, no nianag,
  Bidh iad miaghail 's an tìr.

IX.

Tha urram ſa phoſadh,
'S gach ſòlas fo 'n ghrèin,
Ma bhios a bhean umhal,
Is ſurdail da rèir;
'S eaſan treibh-dhireach iular,
Gun bhi lubach no gèur,
Bidh iad ſonadh, is cliuteach,
Ann an ſuilibh nan cèud.

X.

'S math a dh-eireadh na h-orain,
Air na ſeöid ud gu lèir,
Luchd dhireadh nam mòr-bheann,
Ann an codhail an fheidh;
—Gur Granndach an t-ògan,
Do chonnſbuinn Shrath Spè,
A thainig do fhior fhuil,
Nan Righrean a dh-èug.

XI.

Sàr ſhealgair an fhirich,
Co ſhireadh e 'd dhèidh?
'S a bhricè air linnè,
A mireadh 's a lèum:
'S tric a leag thu 'n damh uallach,
Ge b' uaſal a chèum,
An coileach 's an lia-chearc,
'S eoin-riathach an t-ſleibh.

XII.

XII.

Na 'm biodh agam foghlum,
No eolas am chrè,
Do bhuaidhean ro oirdheirc,
Cha leonadh am bheul;
Ach cha chuir mi 's an trà ſo,
Ach àireamh dhiubh 'n cèill:
Tha ſeirc dhuit mar mhiann,
'S do dheagh ghniomh tha da rèir.

XIII.

Tha do mhoralachd ard,
Ann 's gach àit' am bidh thù;
'S gur combanach Righ thu,
'S thu iochdrain cha diùlt;
'S ma chi thu na bochdan,
Air chnoc no an cùil,
Gun ſeall thu gu caomh orr',
'S cha chaoin thu do chùin.

XIV.

Deagh cheannard na tuatha,
Cha luidh gruaim ort, 's cha b-fhiù;
Lean thu cleachda nan uaiſlean,
'O 'n do bhuaint' thu 'o thùs;
Na 'm biodh iad an cruadal,
Bha fuaſgladh dhoibh dlù',
'S tu ſheaſmhadh re 'n gualain,
'S a bhuannaicheadh cùis.

XV.

Ceann aoidhean is fheumach,
  Ceann na ceille 's an tùir;
Ceann math bhanntrach is aisrain,
  'S do ghradh dhoibh bhiodh ùr;
Ceann-uidhe nam bard thu,
  Luchd dhànan is ciùïl:
O! 's tric fhuair iad a' d' sporan,
  Carson nach moladh iad thu?

---

## ORAN XIII.

DO DHUIN UASAL ARAIDH ANN AM BAILE NAOIMH IAIN.

I.

Beir mo shoruidh 'o m' chridhe,
Gu Baile Naoimh Iain a nùun;
  Dh-ionnsuidh an fhìrain,
A labhras an fhirinn le fònn;
  'S do na tha ann 's na Sgriobheanna,
'S e bheireadh a bhrigh air gach doigh;
  Ac' 's mor tha thoil-inntinn,
A bhios ga chluintinn le cònn.

II.

Is amhuil ſin 's mar a thachair,
Do 'n armunn tha 'm Peairt ann ſan uair,
B' e ghliocas 's a thapachd,
Leis na gràſan bha fraſadh anuas,
A bhuannaich dha 'n cath cruaidh,
Le ard ghairm fhairſuing an t-ſhluaigh,
Ge bu lionmhor fear-facuill,
A bha 'm barail gu 'm faigheadh e buaidh.

III.

Ach 's ioma fear is bean bhreid-gheal,
A dh' fhag thu 'n Gleanneite fo bhron,
'N uair thainig an ſgèul iad,
Nach pilleadh tu 'n cèum ud ni 's mò;
Tha Gleanniubhair dheth deurach,
'S Gleanncomhann fo cuſlain gu leor:
Ach ſud uile bhiodh 'n aoibhneas,
Na 'm faigheadh iad fein ort ach còir.

IV.

Cha 'n ioghna leam fein iad;
Bhi ann an eiginn ro mhor,
Am buachaille ceutach,
A ſpionadh 'o 'n ſgèth air an t-ſheol.
Fear ghleidheadh na treud e,
'S nach leigeadh an reubadh le dheöin,
Le mìlltear na beucaich,
A bhi daonnan gu geur air an toir.

V.

V.

Dheagh Mhic Pharlain 'o 'n Arair,
Gur dearlach an fealladh tha 'd ghnuis;
'S an aig taobh Lochalaoimain,
Bha do fhìnnfir 'n lan fhaibhreas 'o thùs;
'S an Gleannurcha chaidh t-arach,
Mar ailleagan aluinn, le mùirn;
Tha thu 'd bhreitheamh gach cànain,
'S gun labhair thu Ghaelic gu cùl.

VI.

As gach ionad do 'n bhaile,
'N uair thig iad gu h-ealamh dhuit dlù,
'S a dhireas tu chrannag,
A mhìneachadh earruin le tùr;
Ag fofgladh do bhilibh,
Le cainnt bhrighar gheur chiùin,
Bu chridhe gun tioma,
A dhiultadh an fileadh 'o 'n t-fhùil.

VII.

Caoin chruth, is math cumadh,
Ro àilte 'o d' mhullach gu d' bhonn;
Caomh, blàth ris gach uile,
Gun ardan 's a chruinne a' d' chom;
Lan fàilt' agus furain,
Cha bu ghnath leat bhi muladach trom,
Cha ghabh e dhomh infeadh,
Gach buaidh ata lionadh an t-fhuinn.

## VIII.

Sàr fhealgair an fhireich,
Le d' chuilbhair, le d' ghillè, 's dà chù,
'S tu bheireadh an earba a coillè,
'S an coileach a doirè nan ftùc;
'S tu namhaid a bhradain,
Air buinne nan cas-fhruthan ùr;
'S math fheinneas tu 'n fhiodhall,
Chuireadh fìughar fo mhnathaibh is funnt.

## IX.

'O n' is duin' do 'm bheil gràs thu,
'S gur fuath leat fuar-chràbhadh gun diu,
Bidh gu truacanta gràdhach,
Ann 's gach uair agus àit' am bidh thù;
Gu feircail dleafd'nach re d' bhrath'raibh,
A feafamh gu blàth air an cùl,
'S na toir oilbheum do 'n Phàpa,
'O n' tha Breatheamh ann 's airde na thù.

## ORAN XIV.

MOLADH DO 'N RIDAIRE MAC GHRIGAIR, AGUS DO A BHRATHAIRAIBH.

I.

'S i an ſgeul math a chualadh mi,
Thog m' inntinn gu grad ſmuaineacha,
'S na cuiſlean bha air fuarachadh,
Gun d' ghluais iad mi gu ceòl.
'S na cuiſlean, &c.

II.

M' an Chinneach righail Ailpaineach,
Dh' fhas ladair, piobach, tartarach;
'S ge d' chuir luchd mì-ruin caſaid oirbh,
Gur ait leam ſibh theachd beò.
'S ge d' chuir, &c.

III.

Beannachd is buaidh larach leibh,
Is ſith 'o 'n Ti is Airdè dhuibh,
'S gu 'm bidh ſibh air 'ur n-aireamh ſuas,
Mar b-abhaiſt dhuibh 'o 'r tòs.
'S gu 'm bidh, &c.



IV.

IV.

Gluaſaibh ſteach le gairdeachas,
Gach aon a bha ga ſhareachadh,
A ghlacadh chothrom thrathail,
Gu failt' chuir air na Seòid.
A ghlacadh, &c.

V.

A cheathrear ghradhach Bhrath'rean ſo,
Bha cruadalach 's na gàbhanean;
'S gu 'n d' dhearbh iad ann 's na blàribh,
Bhi nan cairdean do Righ Deorſa,
'S gu 'n d' dhearbh, &c.

VI.

An Ridair' bheir ſinn àite dha;
Is Alaſtair cha 'n aicheadh ſinn,
An Ceannard th' air na Gael è,
'N Dun-eidin 's ard a dhòigh.
An Ceannard, &c.

VII.

Gun di-chuimhn leig air Pad'ric,
An t-Uaſal ſtuama blath-chridheach;
Is Raibeart og an t-Aileagan,
'N deoch ſlainnte b-aill leinn òll.
Is Raibeart og, &c.

VIII.

'M Bochuidir a bha 'n aiteachas,
'S an In'erlochlaric dh' araich iad ;
'S iad Teaghlach Ghleanna Cearnaig,
Ata mi 'g rath', 's cha fcleò.
'S iad Teaghlach, &c.

IX.

Sliochd nan Righrean duchafach,
Bheir Alba ann 'n làn ughdarras,
'N Dun Stainnis chaidh an dunadh fios,
'S cha duifg iad gu la mhòid.
'N Dun Stainnis, &c.

X.

'S an I-Challum-Chille dh' innfinn dhuibh,
Ma dh' eifdeas fibh an f hirinn uam,
Sea-deug dhiubh tha nan fineadh ann,
'S bu righail iad nan lò.
Sea-deug dhiubh, &c.

XI.

Tha Coinneach Mac Righ Ailpain ann,
Chlaoidh Picaich gus nach faicteadh iad ;
'S tha Grigair Mòr an Gaifgeach ann,
An taicè ris na flòigh.
'S tha Grigair, &c.

XII.

'S lionmhor Curaidh calma,
Tha 's an Eilain ud nach ainmaich mi,
'S na 'm bithinnse am sheanachair math,
Gun dearbhadhinn an còr,
'S na 'm bithinn, &c.

XIII.

Ach, a Ridaire, gur aoibhinn leam,
Gu 'm bheil thu togail threun-f hearan,
'S ge d' tha mi aosda, eiridh mi,
'S gu 'm fàs mi eatrom òg,
'S ge d' tha, &c.

XIV.

Na 's faigse cha tig eigin dhomh,
Oir gheibh mi cuilbhair 's èididh uait,
'S gu 'n toir mi stigh na ceudan dhuit,
Mu dh' eisdeas iad re 'm cheòl.
'S gu 'n toir, &c.

XV.

'S tu Ceanna Cinnich 's diraichè,
A thainig 'o na Righreanaibh,
'O linne nuas gu linne,
'S com an dibreadh sinn a chòir?
'O linne, &c.

---

## ORAN XV.

### DO 'N EILAIN MHUILEACH, AGUS DO I-CHALUM-CHILLE.

I.

Beir mo ſhoruidh gun fhuireach,
Do Eilain Muile nan ard-bheann,
Far am bheil na fior dhaoin' uaiſle,
A fhuair mi gu furanach gradhach.

II.

Cha 'n fhaca mi gruaim na 'n talla,
'M fad 's a dh' fhan mi ann ſan àitè ;
B' e am miann bhi tabhairt biatachd,
'S a dioladh cha 'n iarr na h-armuinn.

III.

An t-Eilain farſuing, fada, fialuidh,
An t-Eilain mu 'n iadh' an fhairgè,
'S ann tha na Seoid, luchd òll an fhiona ;
Sealgairean nam fiadh 's nan earb iad.

IV.

Eilain an fhaſgaidh 's an fhàſaich,
Eilain nam Ban malda deabhach,
An t-Eilain an 's am bheil na Gaëil,
Tha gu fallain, ladair, calma.

V.

V.

Eilain an ìma 's a chàifè,
Eilain nam bà 's nan laogh bailg-fhionn,
An t-Eilain an 's am bheil a Ghaelic,
Ma tha i an 's an tra fo 'n Alba.

VI.

Mo bheannachd do 'n Eilain uaine,
An taobh mu thuath do 'n Eilain Shaileach,
'S innis do Mhac Cuairè Ulbha,
Gu 'n robh mi muladach ga fhagail.

VII.

Beannachd eile thar an aifeag,
Do Fhear an Lagain 's do Fhionghal;
'S do dheagh Mhac Mhuirich na brataich,
Air a b-ait leam a bhi leanmhuinn.

VIII.

'S gu Sgalafdail, re fgèith a chaoil,
Comunn mo ghaoil, fan afta dh' earbainn;
'S ge d' nach eil mi mar fhad glaoidh dhoibh,
Bidh mi daonnan orra feanachas.

IX.

'N uair ranig mi iochdar na tìrè,
Chunaic mi I-Chalum-Chillè;
—An t-ionad an robh comhnuidh an Fhirain,
'S bheannuich e gach ni mar dh-imich.

X.

Bu lionmhor curaidh nach robh dìblidh,
Tha nan sìneadh ann 's an Innis,
Bha, na 'm beatha, ullamh dìleas,
Gu eiridh ann an ſtrì 's an iomairt.

XI.

Tha ochd is dà fhichead, le dearbhadh,
Do Righrean Alba innt' nan cadal;
Ceathrear do Rìghrean Eirin,
'S a dhà-dheug do Righrean Lochluin.

XII.

Chunnaic mi Uaigh Odh'rain an gaiſgeach,
Far n do thaiſg iad ſuas an t-armunn,
'S an taic ris tha na treun-fhir,
Nach ſtriochdadh 's nach geilleadh d' an namhaid.

XIII.

Tha Mac Dhonuill, Righ nan Eilain,
'S Mac Coinnich a Ceanntaile,
Mac Ionmhuinn Mhic Ailpain an t-Sratha,
'S Mac Cuairè na 'n luidhe laimh ris.

XIV.

'S Mac Ghilleathuinn bha air Duairt,
Cliamhuinn urramach Mhic Dhonuill,
Leis an d' fhuair è 'n t-Eilain Muileach,
Ge d' chaill e uile nis a choir air.

XV.

Sùil gu 'n d' thug mi, is mi tionndadh,
Chunnaic mi 'n ſin Teambull Mhuire,
An t-àit' aodhraidh is ſineadh 'n Alba,
No 'n Saſſan, le dearbh ro ſhoillair.

XVI.

Tha mìle is da cheud bliadhna,
'S còr mòr ma dh' iarras ſibh aireamh,
'O na chaidh chlach-ſteigh a chumadh,
Gu maiſeach 'o a bunait gu braighe.

XVII.

An aird an iar do 'n bhaile uile,
Tha Caladh Churaich mar a bha e;
Chunnaic miſe dealbh na luingè,
Air a cumadh as an àilean.

XVIII.

Bha tri-fichead troigh is tuille,
Air a fad, 'o rauineal gu h-earr ac;
'S e an darach bu mhath fulang,
A bha cumail 'mach an t-ſhaile.

XIX.

Na 'm b-fhear eachdruidh mi, no ſeanachiſh,
Mhean'mhaichinn amach gach ceairne;
Ach eaſan a ruigeas am dheadhuidh,
Gabhadh e fraodharc na 's fearr dheth.

## ORAN XVI.

### ANN AN AGHAIDH NA 'M BREUG.

I.

'S Mairg bheir creideas do 'n bhreig,
Ge d' robh i ceutach na tùs;
Siubhlaidh i 'o bheul gu beul,
'S gheibh i eisdeachd ann 's gach lùchairt:
Cuiridh i an cluasaibh cheilè,
Na ceudan, le sgèithibh cùil:
'S minic chuir i saighdean geur,
A 'm fear 's an tè an deigh bhi pùist'.

II.

Ach tha mi guidhe air an Trianaid,
Ge do tha mi iosal faoin,
'O bhreugan, eagal, is droch-briathran,
'S 'o èud, gu sior mo chumail saor.
Fuath, farmad, falachd, no mi-run,
Gu dilinn na biodh am choir;
Braid, sannt, no breath-air-eigin,
Com' an gèillinn doimh re 'm bheo?

III.

'S mairg ni fgeul do bharail,
Na bhios tuille 's ealamh na chainnt;
'S mairg rachadh tric air cheilidh,
'S a thigh fein bhi aig laimh;
'S mairg a dheanadh uaill r' a bheo,
A faibhreas mor, ge d' bhiodh e ann;
No chuireadh earbfa no dochas,
An gairdean feola, 's e fann.

IV.

Na caithfa do mhaoin le goraich;
Cuimhnich an co'nuidh do mhàl;
Na fuidh co'nard 's an tigh ofda,
Ge 'd robh beartas mor a' d' dhàil;
Ach na feachain cuideachd choir,
Ioc is òll na ni dhuit ftàdh.
—'S e faothair do laimh fein is mìlfè,
No aon ni gheibh thu 'o chàch.

V.

Na fuidh air do nàmh a' 'm bìnnè,
'S na bi t-fhianais air a bhrèig;
Na fiar air aon achd an fhirinn,
'O na tha i dìreach rèidh;
Eifd, is labhair gu fòill,
'S cum do theangidh ftòildè 'd' bheul;
'S na b' fhiu leat bhi t-fhear-brathaidh,
No duais a ghabhail d' a rèir.

VI.

VI.

'O 'n Righ gu 'n neach is lugha th' againn,
Na 'm measg tha mi faicinn gu leir,
Gur e meas gach uile dhuinè,
A thuras a chumail reidh :
'S e slainnte cholain, is suaimhneas inntinn,
Ciall agus cuimhne, 's deagh ghnè,
'S a bhi toilichte le 'r cuibhruinn,
Sho nithe 's taitneiche fo 'n ghrein.

---

## ORAN XVII.

### DO THEARLACH GRANND, TIGHEARNA CHIN-NAIRD,

### AN UAIR A CHAIDH E CHUM AN LAGHA AN AGHAIDH FEAR DO 'N TUATH AIG.

I.

Gu ma marionn do 'n trèun-fhear,
Chaidh 'n dè air a thuras,
Ann an carbad nan stèud each,
Chaidh Dhun-eidin nan siubhal :
Gu ma fallain thu 'g èiridh,
Mar bhradan leumneach an t-shrutha,
'S nior mheal mi mo lèinè,
Mur b' e m' aoibhneas thu bhuidhinn.

II.

Bu dàna do bhalach,
Faoin, falamh, gun riaghailt,
Gun eolas, gun earras,
Dh' f hàs gu h ain-eolach fiata,
Bhi cuir dragh ann a-d chathreamh,
Oig bharrail na fialeachd,
No gu 'n direadh e ámull,
'S thu bhi tarruing gu dionach.

III.

'S fad 'o n' chualadh mi aithris,
'S e mo bharail gur fior e,
'N uair a dheireadh a charraid,
Nach biodh an f halachd gun dioladh:
'S ge d' bhiodh tuathannach ſtarrail,
Uaibhreach, farumach, fiadhaich,
'S e cho chruaidh re crann daraich,
Gun gabhadh e fiaradh.

IV.

Thoir an airè, a Dhonuill,
Oir is dochas ro dhiamhain,
Thu bhi cogadh air mòr-f hear,
'S e chonuidh na f hion-lios;
Cuir frian re do mhorchuis,
'S thig beo gu glic ciallach,
Chaoidh cha luimeach thu 'lònſe,
No 'n uair a thoiſich an dian-ruith,

V.

Tha na h-uaiſlean co neartmhor,
'S na 'n cleachdan co diomhair,
'S nach gabh iad re cleaſachd,
No re ſtreapa na 'n iochdran:
'S mor a b-fhearr a bhi ſeircail,
'S 'n a-d dhleas'nas bhi gniomhach,
No bhi togail do ſhuilean,
Gu mi-umhal, re d' fhear-riaghluidh.

VI.

Bheirinn comhairle ùr ort,
Na 'm b-fhiu leat a h-iarruidh,
Thu ſgurachd do 'n ni ſo,
Chuireas tnù ort, is ſiachan;
Bidh rèidh ris, is umhal,
'S na diult a bhi ſiochail,
Mar nach bu mhath leat an lùireach,
'S gach dùthich ga 'd riarach'.

VII.

Chaill gach uille an gaol ort;
Cha 'n eil aon ann an ſith ruit;
Chuir thu 'm fearunn an daoraid,
Sud thog gaoir ann 's an tìr ſo:
Tha t-ainm air a ſgaoile,
'S bithear daonnan ga d' bhìnneadh,
An deaghaidh dhuit caochladh,
Aig na daolan a-d ſhineadh.

## ORAN XVIII.

### DO FHEAR CHAIDH DH' IARRUIDH SGADAIN.

I.

Chaidh mi uair do In'eraora,
Le Seumas, aobhach dh' iarruidh ſgadain;
Ach cha robh an gnothach mar a ſhaoil ſinn,
Oir b' aobhar caonaig am faicinn.
Bha na h-iaſgarean co baobhail,
'S nach d' fhan a h-aon diubh air a chladach;
'S an a b-èigin duinn an caol-ruith,
'S iad a' glaodhaich air a ghlas-chuan.

II.

Labhair mi le còradh cianail,
" Dhaone, riaraichibh 'ur tacar;
'S fad a thainig ſinn ga iarruidh,
Na 'm b-aithne dhuibh trian an aſtair."—
Thionndadh fear gu coimheach ſiata,
Ge d' bha chiabhagan air glaſadh,
Thuirt e rium, leis na droch bhriath'rean,
" Nach biodh ciad diubh gun dà thaſdan."

III.

III.

Chuir ſud bliadh'nachean ann aois mi,
'N uair a chual mi ghaoir bha aca ;
An ſporan bhi air tarruing caol,
'S na gearrain bhi air aodain crachain :
Cha b' e ſud uilè bha mi caoineadh,
Ach mo mhaoin a bhi ga ſgapadh,
An t-uiſgeadh beatha bhi co daor,
'S gun do ſhlaoid e uain na bh' againn.

IV.

'N ſin dh' eirich fearg an treun-fhir,
'S tharruing e gheur-lann 'o achlais,
A ghearra chnamhan agus ſmuais,
Cheann, is chluaſan, is chlaigcan ;
Ag radh, " Mur toir ſibh gu tìr iad,
'S an aireamh thoirt dhuinn 's a cheart-uair,
Cha 'n eil duin air Locha Fìnè,
Nach dean mi co mìn re as-bhuain."

V.

" Co ſin a labhras cho dàna,
Na 'n d' thainig e as an Apuinn ;
A bheireadh oirnè bhi ſamhach,
'S gu 'm bu ghnàth leinn bhi tapaidh?
—Teann a nall, is feuch do lamhan,
Mu 's mac do d' mhathair thu, ghaiſgich,
'S mu bheir thu uilè ſinn fo chìs,
Shaoil leinn gu dìlinn nach tachradh."

VI.

Chrom è mhala, chas è fhiaclan,
Leis na briathran a bha afcaoin;
" Thainig mife 'o na Fiannaibh,
Daoin 'o chian a bha gu 'n atha,
'S mu chumas fibh dhiom Siol Dhiarmaid,
A bha dionach ann 's gach cath teath,
Cha 'n eil iad 's an airde 'n iar,
Na bheir fhathafd dhiom mo fpaca."

VII.

" 'S an oirnè thainig an dòruinn,
Chuir thu finn 'o fhonn ar coifneadh;
Mu 's iarr odh' do Threunmor thu,
Buinidh tu do Oifian is Ofcar.
Togaidh finn ar fiùil gu h-arda,
Dh' ionnfuidh na tràighe leis na fgadain,
'S gheibh thu uainn na bheil a dhì ort,
'S cha dean finn ftrì arfon an aifig."

VIII.

Fhuair finn gach ni mar a b-àill leinn,
'O na bha e laidir fmachdail;
'S 'n uair a rainaig finn Dalmhàli,
Gu 'n robh finn gu pàiteach, acrach.
Air ar eachibh chuireadh airde,
Le feur 'o 'n fhàfach, 's coirc' gun airceas;
Is fhuair finn fhein gach ni rinn ftà dhuin,
'O 'n mhnaoì uafail, ghradhaich, thlachdmhor.

IX.

A ſin ràin' ſinn Tigh an Dromadh,
Air na bonnaibh, mu 'n do ſtad ſinn,
'S bha na mnathan teachd na 'r coinneamh,
'S gach aon diubh cromadh thar na ſgadain.
—Thuirt Seumas re tè dhiubh, bha bodhar,
" Tha mo bhean chaobhair 's an Apuinn,
'S mu bheir thu dhomhſa pog le furan,
Gheibh thu cunnarach do 'n t-acar."

X.

Leum iad nunn thar an Eas Dhubh,
'N uair chual iad gur cleaſaich a bh' aca;
E ga 'n ruagadh, 's iad a teicheadh,
Chluinnt' ath-thoirm ſgreid 'o chragan:
Ach cha do bhuannaich e a bheag orr',
Gus 'n do ſheaſamh iad air fad ris,
Oir thuit e air a dhruim 's an f headan,
'S bha iad ga bhreabadh le 'n caſaibh.

XI.

Dh' eirich na gaotha gu dian,
'O 'n aird an iar, le fuar-f hraſan,
'S mu 'n do tharruing ſinne ſrian,
Gur ann ſa Chrianlaraich a ſtad ſinn.
—Co thainig a-mach ach Iamhair?
'S gu 'm bu ſgiamhach e re f haicin,
'S 'o na tha e dhomh na chliamhain,
Thug e biatachd dhuinn a naſgaidh.

XII.

XII.

'N uair thainig ſinn tigh Mhic an Deora,
Ata cho'nuidh 'n Tigh an t-Shuidhe,
Thug e ſinne 'ſteach ris co'ladh,
'S chuir e teinè mor na uidheam;
Fhuair ſinn gach ni mar bu choir dhuinn,
Ach gu ſonnruicht', moran dibhè,
'S 'n uair a dhòll mi ſein gu leor dhith,
Gu 'n do thoiſich mi re bruitheann.

XIII.

Chaith ſinn an oidhche ann làn ſhòlas,
Gabhail ceoil, 's a 'g òll gu cridhail;
Cha 'n fhaca mi fhathaſd brònain,
Ach na ſearraig mhor a tighinn;
Is ann ſa mhadainn fhuair mi pòg,
Do 'n fhear a leon mi, gun ſireadh,
'O 'n mhnaoi uaſail, ga 'm bheil eolas,
'S mheall i mi, mur mor a cridhè.

XIV.

Air an t-Shraid-ghlais, re taobh a mhoir-ſhruth,
Dhealuich ſinn, an dochas tighinn;
'S 'n uair a dh' fhag e mi am ònar,
Bha mi brònach air an t-ſhlighe;
'N ſin thoiſich mi re cronan,
Chuir mo cheumeanaibh an giorraid;
'S 'n uair a chunnaic mi mo Sheonaid,
Dh' eirich ſolas ann mo chridhè.

XV.

San domhſa nach b' aithreach mo ſhaothair,
'S tric a dh' fhagadh aobhach m' aignè,
Leis an laodhach chridhail, ghaolach,
Ga 'm chumail daonan a fadal.
Mu theid duin' agaibh re 'r ſaoghal,
Dh' In'eraora, dh' iarruidh ſgadain,
Cuiribh Fionn 's gach àm na 'r tùs,
Is bidh 'ur cunnra math teachd da-thigh.

---

## ORAN XIX.

DO FHIGHEADAIR ARAIDH.

I.

An cualadh ſibh a dhaoinè,
No 'm feudainſe aithris dhuibh,
Mu 'n bhreabadair bha 'n Craoidh,
Bu bhaobhail a thachair dha?
Mhill e 'n eididh chaol,
Ghabh ſaothair mhor ga beartachadh,
'S an robh na dathan daora,
'S cha d' fhag e maoin gun ſtrachdadh dhi'.
'N uair chinn e ſearbh dhith, ghabh e fearg rith',
Is dh' eirich colg na braiſè air,
Is thug e ghearr-leum thar a gharmain,
'S lean cearban r' a chaſaibh dhith:

Thug

Thug e bhriathran ann ſan àm,
Gur ann ſan Fhraing a ſtadadh è,
'S nach cuireadh e a chas air crann,
No ſpàl na laimh nach glacadh e.

II.

Thug e gu luath chum na fairgè,
'S cha do dhearbhadh gaiſgè leis,
B' e b' annſadh an t-uiſge fuar,
Nach cuireadh tuair no amailt air;
'N uair chunnaic e a mhuir ruadh,
Ag eiridh ſuas gu bras-thonnach,
Shaoil leis gu 'm b' i ſud an uaigh,
'S gur ann 's a chuan a chaidleadh è.
'N uair chuir iad e tharruing nam ball,
B' fhearr ſan am bhi tacharas;
Cha b' fhearr a dhireadh nan crann,
Ghabh a cheann gu gealtaireachd:
'S 'n uair dheirich ard ghaoth 'o thuath,
Bhuaileadh e na baſan aig—
O chòin! nach leig ſibh mi uaibh,
'S e Gleannacuaich a b' aiteadh leam.

III.

Na 'n cuireadh ſibh mi do Lìtè,
Dh' iocain fein an t-aiſeag dhuibh;
B' fhearr leam bhi air tìr,
'S e ſin an ni a b-aite leam.

Na 'm

Na 'm faighinn greim le 'm ìnibh,
Air ſlìnntean is acfhuinean,
Cha 'n fhagain a bheairt gu dìlinn,
'S cha ſgithichinn le tacan dith.
'N uair dh' aithnich iad mar bha e,
'S nach robh ſtà no tapuchd ann,
Thog iad ſuas na ſiùil gu h-ard,
Is thainig iad do 'n chaladh ac' :
'S 'n uair a bhuail a throigh an tràighe,
Cha bhiodh e màll a ghlacadh e,
Bu luaithe ſteudeadh e na ghaoth,
'S cha chumadh Caoilte ſpaca ris.

IV.

Thog e bhreacan thar a ghualain,
'S gu 'm b' uaſal an laſgair è ;
A chùl 'n uair chuir e ris a chuan,
'S ris gach cruadal thachair dha ;
Shiubhladh è gu laidair, luaineach,
Eatrom, uallach, acfhuineach,
Fichead mìlè ann 's an uair,
Bu ſhuarach an t-aſtar leis.
'N uair chruinnaich a chairdean gu leir,
A dh' eiſdeachd ciod a thachair da,
Dh' innis e gu 'n robh è 'n Eirin,
'S gu 'm bu treabhach tapidh è ;
Gu 'n do ſhiubhail e 'n t-Shuain gu leir,
An Eaphaid agus Africa,
'S gu 'n tug e as an Olaind,
Seudan, 's moran nichinnean.

V.

Sheall gach fear dhiubh air a cheilè,
Is dh' eirich iad an caisè ris,
'S iad na breugan a tha d' bheul,
Cha d' rinn thu fein an t-aſtar ſin;
'M bheil ach còrr is ceithair-la-deug,
'O n' thoill thu bèum is maſladh dhuinn?
'N uair bhriſt thu bheart, 's an eididh cheutach,
A ſheas dhuinn moran ſhaſtannean.
Nach gabh ſibh leiſgall na h-oigè,
'S thugaibh coir is ceartas dhomh,
'S leigidh mi dhiom mo ghoraich,
'S bheir mi boid gu 'n tachair e;
Cha 'n iarr mi ſeachad air Maoil,
No Faoliſh, le cabhaig mhoir,
No do 'n Apuinn, reiceadh m' aodaich,
'O n' tha iad faolidh tapidh innt'.

VI.

Faicear agam geir' is glaodh,
'S an droch ſhnath caol a phrab mi dhuibh,
Is ceanglidh mi ſuas gach gaog,
A ſhniomh na baobhan bradacha:
'S iadſa chuir an teas a' 'm laodhraibh,
A dh' fhag mi caoineach airſneulach;
Na 'm b-urra miſe ga 'n ſgaoilè,
Cha bhiodh aon 's na bacaibh dhiubh:

Ach

Ach tha mi aobhach mar ata mi,
'O na dh' fhagadh 'n craicionn orm,
'S gu 'n do thearuinn mi gu 'n bhàthadh,
'S an t-ſhàilè, far nach faictè mi:
Air uiſge cha teid mi 'n gàbhadh,
Fhad 's is ſlan do m' chaſan domh,
'S fhearr leam bhi gabhail mu 'n cuairt,
Ge d' bhitheadh moran aſtair ann.

VII.

'S beag tha ſios agaibh air tìr,
Gach deachain th' aig na maraichean;
Ach dhomſa 's aithne iad gu leir,
'O n' 's mi fein a dhairich iad:
Eader Ilè 's Maol Cheanntìrè,
Fo ghaoith dhionn, 's fuar fhraſanean,
Na tuinn a tearnadh 's a direadh,
Le mi-rùn 'n uair dh' atadh iad.
Thug ſinn car an ear mu 'n cuairt,
Gu buannachd, 's cha b' aireach leinn,
Fo ſgèith Alaſaid a Chuain,
Far an d' fhuair ſinn calachadh.
Bha ſinn an ſin gu Diluain,
Gu 'n ghluaſadh gu 'n characheadh,
'S 'n uair chuir ſinn air n-aghaidh re Cluaidh,
Gu 'n cluinnteadh fuaim re darach ann.

VIII.

'N uair thainig ſinn an Tobar Ur,
Bha na ſiùil ga 'n laſacheadh;
'N ſin chaidh mi ſios air mo dhà ghlùn',
Gu umhla, 'n uair dhairich mi,
Thabhairt bui'cheas do mo luchd iùil,
A thug gu ciùin gu talamh mi;
'S am fad 's a bhribeas mi mo ſhuil,
Gu 'n cuir-mi cùl re maraneachd.

---

## ORAN XX.

MOLADH IAIN DUIBH GHEARR MAC GHRIGAIR, RINN SEAN RUILE' THULAICHEAN.

*An Luinneag.*

'O Thulaichean gu Bealaichean,
'S 'o Bhealaichean gu Tulaichean;
'S mur faigh ſinn leann 's na Tulaichean,
Gu 'n òll ſinn uiſgè Bhealaichean.

I.

Bu Ghrigareach ga rireamh,
A Ruadh-ſhruth ann Gleannliomhunn,
A rinn an ceol tha riomhach;
Ris canar leinn na Tulaichean.
'O Thulaichean, &c.

II.

II.

B' ann an Tigh na Sraidè,
A thug iad ionnſuidh bhàis air,
'S mur bitheadh è ro ladair,
Bha ochdnar nàmh ro mhurrach air.
'O Thulaichean, &c.

III.

Ach labhair Iain-Dubh-Gearr riubh,
Bha mi ann 's a cheardaich *,
'S cha chrom mi ſios mo cheann duibh,
Ge d' thionndadh ſibh uile rium.
'O Thulaichean, &c.

IV.

'N ſin bhuail iad uil' air còladh,
'S ge d' bha Iain Dubh na ònar,
Cha b-ann d' am buannachd toiſeach,
Bha fuil mu' ſhroin na h-uillè fir.
'O Thulaichean, &c.

V.

'S 'n uair thaiſg e ſuas a gheur-lann,
'S a dh' ioc e mheud 's a dh' eigh è,
Do thug e 'n ſin Srath Spè air,
'S bha tè ann a chuir fùran air.
'O Thulaichean, &c.



* Alluding to his being armed.

VI.

Chuir iad cuideachd ladair,
Ann deigh Iain Duibh Mhic Phadric,
'S 'n uair ſhaoil leo è bhi 'n sàs ac',
'S e bàs bh' air a chumadh dhoibh.
'O Thulaichean, &c.

VII.

Oir thainig fios an uaigneas,
Do 'n t-ſhabhal, 's è na ſhuain ann,
" Tog ort, Iain Duibh, 's bidh gluaſadh,
'S thoir as cho luath 's a 's urra dhuit."
'O Thulaichean, &c.

VIII.

'S e thuirt a leannan ceutach,
" A ghaoil, cuir ort' 's bidh treunmhor,
Is dhuit bithidh miſe feumail,
Oir eiridh mi gu 'd chuideachadh."
'O Thulaichean, &c.

IX.

" Thoir uidheam dhomh gu ſurdail,
Is lionaidh mi gu dlùth dhuit;
'N ſin cumſa, ghraidh, do chùl rium,
'S do ſhùil air na h-uilè fear."
'O Thulaichean, &c.

X.

Sheall e cia lion bh' ann diu,
Mu 'n rachadh e gu 'n ionnſuidh;
Bha dà fhear dheug, a's ceannard,
Co teann air 's a b' urra iad.
'O Thulaichean, &c.

XI.

Chum e riu a bhòtach,
'S bha Iſabail 'g a chònadh,
Cha do thàr iad gus an eolas,
'S ann leon e gu h-ullamh iad.
'O Thulaichean, &c.

XII.

Ghearr e leum gu h-eatrom,
Gu 'n ionnſuidh, agus fraoch air,
Cha d' fhag e ceann air h-aon diu,
Thoirt ſgeul air an turas ud.
'O Thulaichean, &c.

XIII.

Mo bheannachd air an t-ſhealgair,
An-ad chuirean earbſa,
'S tu rinn an gniomh neo-chearbach;
'S tu dhearbh a bhi urramach.
'O Thulaichean, &c.

XIV.

Thuirt Iain Dubh, 's e tionndadh,
" 'O n' rinn mi 'n gniomh bha ſhannt orm,
Ghaoil, grad thoir deoch do 'n leann domh,
'S gu 'n danns' mi na Tulaichean."
'O Thulaichean, &c.

XV.

Gach breitheamh fad na tìrè,
Mu labhras iad an fhirinn,
Do 'n thig do cheol a fìlean,
Dhuibh 's e 'n righ na Tulaichean.
'O Thulaichean, &c.

XVI.

Tha Tulach-gorm is Seann-triubhas,
Ro anamail ann 's an am ſo,
Is ge do tha, cha ſamhl' iad,
Do m' annſachd, na Tulaichean.
'O Thulaichean, &c.

XVII.

Ge math a Chutach-chaol-dubh,
'S gach ceol ata re fhaotain,
Cha d-thig iad mar fhad glaoidhe,
Do m' ghaolſa, na Tulaichean,
'O Thulaichean, &c.

XVIII.

B' e 'n t-aidhear is an t-aoibhneas,
'N àm cruinneachadh re cheilè,
'N uair chluinneadhmid na teudan,
Ga 'n gleusadh do na Tulaichean.
'O Thulaichean, &c.

XIX.

Air fèillibh, no aig bàinnsibh,
'N uair theid an deoch nan ceannsa,
Gu 'n eirich fonn air seann daoin',
A dhannsadh nan Tulaichean.
'O Thulaichean, &c.

XX.

Na 'm bithinn mar bu ghnath leam,
'S Mac Ailpain a bhi laimh rium,
Bu bhinn leam bhi ga èisdeachd,
'N uair thàreadh air na Tulaichean.
'O Thulaichean, &c.

XXI.

Ge d' tha mi leth-cheud bliadhna,
'S mo chiabhagan air liathadh,
Cha tugainn fein mo bhriathrean,
Nach iarrain na Tulaichean.

'O Thulaichean gu Bealaichean,
'S 'o Bhealaichean gu Tulaichean;
'S mur faigh ſinn leann 's na Tulaichean,
Gu 'n òll ſinn uiſge Bhealaichean.

---

## ORAN XXI.

### TUIREADH AIRSON SLIOS MHIN RAINNEACH.

I.

Tha mulad mòr is cràdh orm,
Na daoine coirè gradhach,
A chunnaic mi 'n deagh àitè,
Bhi 's an àm ſo gànn:
B' fhear dhoibh an cuir gu bàs,
'O n' tha Cìll Chonnain laimh riubh,
Na bhi beo ga 'n ſaruch',
'S gun àird' orra ann.
Camusceireachd-mor an fhàſaich,
'S Baile-nan-tòm laimh ris,
Far an robh na h-armuinn,
Luchd àbhachd nan gleann;
A dhireadh ris na h-airdean,
'S a leageadh damh na cràicè,
Cinn aoidhean agus chairdean,
Nach b-àbhaiſt bhi teann.

II.

II.

Tha càll do Thigh Aldlochrain,
Gu 'n deach an cuir air fogradh,
Cha b' e fail' an reòta,
No ceò fuar nam bean,
A gheibhte ga òll ac',
'S e bhiodh ann Fear-an-Toifaich,
'S ge d' òladh iad an leor dheth,
Cha leonadh e 'n ceann.
Ach dh' fhalbh an fhearas-mhora,
An fubhachas 's an f las,
Ge d' theid iad do 'n tigh-òfda,
Cha 'n oll moran ann;
Ann àit' nan fearrag mhora,
Riamh bha aig na connfbuinn,
'S an ghlaoidheas iad air bronain,
Is ceol cha bhidh ann.

III.

Ge d' theid mi bhun na dùcha,
Tha Torr-a-chruidh gun fmùid ann,
Gun aidhear is gun fùgradh,
Gun mhùirn, gun feol danns';
Gun bhà, gun ghreidhean du-ghorm,
Re 'm faicinn air na lùbaibh;
'S e faile nach eil cùraidh,
Dh' ìm falach, 's ùilè th' ann.

Cha 'n

Cha 'n fhaighear damh na maoiſeach,
Ann 'n coire no air aonach,
Le mèilich uan is chaorach,
Cha 'n fheud iad do 'n fhridh :
Na ſealgairean ga 'n caoineadh,
Bu mhinic a ghearr gaoth air
Buidheann nan cas caola,
'S a dh' aom iad gun chlì.

## IV.

Tha cleachdan is deagh ghnàthan,
Bha aig na linnibh dh' fhag ſinn,
Air dol an aghaidh nadair,
Ge nàr e re inns' :
Ge d' thig a ghearr gu dàna,
A dh-itheadh an cuid càil orr,
Mu chuirear i gu bàs leo,
Na h-armuinn thig fo chìs.
Gur e a bhuair na Frangaich,
Gu teachd a null na 'r n-ionnſuidh,
'S gu ſinnè chuir gu teanndachd,
'S an àm ſo le 'n ſtrì,
'O n' chual iad gu 'm bu chaoiraich,
Bha 'n àitè ar cuid daoine,
Thug ſud dhoibh moran aobhair,
Nach glaoidheadh iad an t-ſhìth.

V.

Thoir leam gur mor an dearmad,
Do Uaiſlean Gàeltachd Alba,
An Tuath a leig air faibh uainn,
Thar fàirgè as an tìr;
Nach b-fhear na ioma caora,
Aon duine thairneadh faobhar,
'N uair thigeadh àm na caonaig,
Ann aobhar an Righ?
Ach chuir iad air faontradh,
'O n' bha na màil cho daor orr',
Is raoighnaich iad na caoiraich,
'S chaidh ſgaoile 's an ni:
An àitè ìm' is càiſè,
A chuireadh ſùgh na 'n cnamhan,
'S e blianach is bunntatadh,
A ghnà an teachd-an-tìr.

VI.

Na 'm bithinnſe am Uachdran,
Cha chuirinn iad cho ſuarach,
'S cha b-òr a bheireadh uam iad,
Bu luachmhor leam fein
Mo cheathairne bhi mu 'n cuairt domh,
A feaſamh ſuas re 'm ghualain,
'N uair dh' eireadh cath no cruadal,
Bu chruaidh iad bhriſeadh cheann.

Chaidh nise an geur ruagadh,
'S chaidh moran thar a chuan diubh;
An càll e dhoibh, no buannachd,
Dhomh cha ghabh luaidh gu dearbh;
Ach do n' tha 'n so san uair so,
Tha moran diubh nan truaghain,
An cònuidh cuir re ruàradh,
'S a bualadh beagan sìl.

---

## ORAN XXII.

### AIR GAOIL.

#### I.

Air dhomh dusgadh 's a mhadainn,
Chual mi sgeul as an Apuinn as ùr;
Sud chuir smuairain air m' aigne,
'S cha ghluais mi ann cabhaig le sunnt;
Tha eallach air m' inntinn,
'S cha 'n urra mi direadh ach fòil,
'S ge d' theid mi do m' leabidh,
Cha 'n fhaigh mi an cadal le bròn.

#### II.

Cha 'n ioghna dhomh fhein sud,
'S gu 'n tug i gu leir uam mo chrì;
Cha 'n eil fo na speuran,
A bheir mi às m' easlainnt ach i;

Gu 'n

Gu 'n rachainn do Shaſſan,
No na b-fhaide air aſtar gu 'n ſgios,
A dh-iarruidh do phoigè;
Och, Och! 's e mo leon bhi ga dìth.

III.

Tha do bhuaidhean do-aireamh',
Gheig ùr, mhaiſich, aluinn, ghlain, rèigh:
Gruaidh mar ubhall ann gàradh,
Beul is binne no clarſach nan teud.
O! 's gileadh do bhragad,
No canach a chadhair 'n cois ſlèibh,
'S ge mor dhomh ri radh e,
No 'n ſneachda a thainig 'o 'n dè.

IV.

Cha 'n eil eron cumachd do m' ghradhſa,
Tha i iomlain, 's mar b-àill leam, ciùin, caoin;
Oigh mhìn, mhaiſeach, bhàn-bhaſach,
'S lionmhor fear bha an geall air a gaol,
Eadar àllt Chamus-fhearnan,
'S an gleann as an teurnadh na laoich;
Ach 's mis' th' air mo chradh dheth,
Nach fhaigh mi gu brath i re 'm thaobh.

V.

Ceann na ceill is a ghliocais,
Cràbhach, dèirceach, 's i iochdmor gu 'n bheud;
'S i labhradh an fhirinn,
'S cha bu ghnath le bhi 'g innſe na 'm breug:

 Ceann

Ceann aoidhean is dhillſean,
Cridhe faolidh, 's lamh an ſineadh da reir ;
Ceann nam feumach ga rireamh,
'S ioma beannachd tha f ìlte fo ſgèith.

VI.

Mu chromadh an anamoich,
'N uair bhithinn riut ſeanachas gu ciùin,
Cha b-f hada gu dearbh leam,
An oidhche, na 'n ſealbhaichean thù :
Tha thu cuimair, neo-chearbach,
'S cha 'n f hacar riamh fearg ann a' d' ghnùis ;
Mar dhealbh bradain do chalban :
Leam bu mhiann a bhi ſealg air mo rùn.

VII.

Ach 'n uair thainig do litir,
Bha mo chridhe a cliſgeadh a' m' chrè ;
'S 'n uair a leubh mi gu tric i,
Dh-f halbh mo leirſinn, 's mo mhiſneach gu leir.
'S e f huair mi, gu m' dhoruinn,
Gun caillain mo choir air an tè
Ann 's an robh mo làn dochas,
Gum biodh i co deonach rium f hein.

VIII.

O, Ghraidh ! rinn mo leona,
Cha do ſhaoil mi gu 'n cluinnain an ſgeul,
Gun aicheadh tu buileach,
An cairdeas bha 'n uirridh cho rèidh,

'S gun cuireadh òr ceo air t-fhuran,
'S mis' fhagail re tuireadh a' d' dhèigh,
'S gu 'n geilleadh tu ullamh,
Do fhear a bha cumadh nam breug.

IX.

Ach mur pill thu rium tuille,
Gu 'm bidh mi fo mhulad 's fo ghruaim;
Ge d' chluinn mi ceol fidhili,
Cha tog e mo chridhe, 's cha ghluais;
Ach mo ſhuilean bidh ſnitheach,
Ge d' bu duchas dhomh miſneach is cruas,
'S bidh mi tuille fo mhi-ghean,
A caoidh na tha dhìth orm 's gach uair.

X.

Ach 'n uair chualadh mi caithream,
Na piob teachd a' m' charamh anuas,
Sheall mi 'n ſin air mo chailaig,
'S bha na deoir cuir car dhiubh mu gruaidh;
Na 'm biodh ann ſud agam,
Na treun-fhir a Rainneach re 'm chluais,
Cha robh air do bhanais,
Na chumadh mo leannanſa uam.

---

## ORAN XXIII.

### DO DHUIN UASAL ARAIDH DO CHLOINN GHRI-GAIR.

I.

A cholla Mhic Alaſtair,
'S aoibhinn an ſealladh,
Do d' dhìllſean tha tarais,
Bhi marriut gun dail;
Gur lionmhor fear t-fharraid,
'O n' thainig thu tharais,
Nach diultadh leat tarruing,
Ann carraid no 'm blàr.
'S e do bheatha do dh-Alba,
'S cian 's gur fad 'o na dh' fhalbh thu;
'O n' chaidh thu thar fairgè,
'N ſin dhearbh thu mar bha.
Bu dreachail thu t-èididh,
Na d' charaid do 'n fheumach,
Cha ſtriochdadh tu dh-eacoir,
'S cha 'n eiſdeadh re tàir.

II.

II.

Tha ſgriobhairean ceutach,
'S fir-lagha Dhun-eidin,
A gabhail do ſgeilſa,
Le aoibhneas 's gach àit';
A farraid do cheile,
" Am fac ſibh an treun-fhear?"
" O chunnaic! 's gu 'm b-eatrom,
A cheum air an t-ſhraid."
'N uair theid thu Bhochudir,
Gu 'm faic thû a chuideachd,
A dh-eireadh gu h-ullamh,
'S nach cuireadh tu 'n call;
Gu 'n cruinnaich do 'n chlachan,
Na ceudan gu t-fhaicinn,
'S a dh-eiſdeachd le h-aiteas,
Ciod thachair dhuit thall.

III.

Bidh Donacha Mac Phadric,
Air thoiſeach nan Gàl ud,
Gu fiughantach, failteach,
'S cruaidh ladair a lamh;
Na ſearraig ga 'n traghadh,
'S na ſligeachan lan ac';
'S iad ag òll do dheoch ſlainnte,
'O n' thainig thu nall.

Bidh Colla 's Catriana,
Gu cùramach, dionach,
Gu furanach, ciallach,
A riarachadh chàich,
Ann an talla na fialachd,
Far am faighte 'n deogh bhiatachd,
'S an deoch am bidh ioc-fhlaint,
Ga riarach mar b-àill.

## IV.

Cha 'n ioghna leam fein iad,
Bhidh fubhach mu d' dheibhin,
Oig' cheannfalaich, threine,
Cheutaich an aigh;
Tha tuigfe, tha geurad,
Is gliocas is beufan,
An ceangal re cheile,
'S dhuit a geilleadh, is gradh:
Tha oilean, tha eolas,
Marri feirc, agus foghlum,
Tha mifneach, is fealtachd,
An cònuidh a' d' cheann;
Tha buaidhean an armuinn,
Cho lionmhor air fàs fuas,
'S nach gabh iad dhomh aircamh,
Mar b-àill leam fan am.

V.

A Tigh Ghlinnegòill
Thainig taghadh an t-ſhaighd'ear,
Gur càr thu do 'n oighre,
Air tha aoibhneas ſan tra s' ;
Thu do churaidhean calma,
Is tric a chaidh dhearbhadh,
'S nach d-fhuaradh riamh cearbach,
No cealgach 'n aon àit.
Na giomanaich ſhealbhar,
A ſhiubhladh an garbhlach,
'S a dheanadh an t-ſhealg ann,
'S bhiodh an alachuinean làn :
Gu 'n robh iad an Alba,
A cuairteach nan garbh-bheann,
Mu 'n dainig Righ Fear'as,
Le dearbhadh a nàll.

VI.

Sar Ghrigareach gaſt thu,
Do n' fhuil righail, reachdmhor,
Na 'm piob is na 'm bratach,
Na 'm fras is nan lann ;
Ga 'm bu ſhuaicheannas giubhas,
A direadh a bhruthaich,
'S a lubadh an iubhar ;
Luchd bhuidhinn nan geall.

'S e

'S e bu mhiann leis a bhuidhinn,
Bhi cuir ſhaighdean na 'n ſiubhal,
A dheanadh am puthar,
'S nach cumadh 'o n' namh;
'S ioma Righ tha do d' chinneach,
Na 'n ſineadh fo 'n t-ſhileadh,
Ann an I-Challum-chìllè,
Ann Innis a ghrais.

---

## RANN

### DO SHLUAGH A THUG AIR FALBH GIUBHAS A CHEANNAICH AM BARD; MAILLE RIS AN ORAN A LEANNAS.

Mo chreach nach ſaoradh rann mo chean!
'S dheanain i ſan am le deoin,
'O n' tha 'n tairgead cho gann,
'S a bhean 's a chlann a cuir re bròn.
Mu dhiolas mi an ni nach d-fhuair mi,
Tha ſin ormſa cruaidh gu leor:
'S mur faigh mi an cabhaig fuaſgladh,
Theid mi cìnnteach chum a mhòid;
Ruigidh mi Mor-fhear Bhraighdalbinn,
'S togaidh mi ſtararich ro mhor:
'S 'n uair dh-innſeas mi gach ni le dearbhadh,
Cha bhi m-fharmad re luchd froig.

Theid

Theid na gaduichean a thearbadh,
'S cuid a chuir air fealbh Righ Deors';
'S cuid eil', is gad mu 'n fealbhan,
'N uair dheireas fearg an Fhir-mhoir.
Cha b-ioghna leam fud a thachairt,
Do gach balach rinn mo leon',
Le geal-frath'reach air mo dhroman,
Toirt a chonnaidh thun an ròid;
'S mu 'n d-fhuair mi dhachigh mhor na bheag
dheth,
Thug na beadagain e leo,
'S cha d-fhàg iad urraïd dealg marraig,
Do na tharruing mi 'n dà lò.
—Chuir mi fgriobhadh fuas air crann,
Chumail fhanntach as mo choir,
" Buinidh 'n earain fo do 'n Bhard,
Is gu brath na beanibh dho;
Ma bheanas, cha bhi 'ur duais gu 'n dioladh,
Ma mhaireas mi ach bliadhna beo."

## ORAN XXIV.

### DO 'N DREAM THUG AIR FALBH AN GIUBHAS.

*An Luinneag.*

O gur miſe tha fo mhi-ghean,
'S nach fhaigh mi mo cheann a dhireadh;
Is ge do tha mi gann do ni,
Bidh cliù math is firinn a' m' ſhiubhal.

I.

'N UAIR fhuair mi 'n ſgeul nach bu bhinn leam,
Rainig mi Mac-ghille-Mhichail,
'S ge d' ſhaoil mi e ga m' bhìnneadh,
Chuir e ormſa ioma furan.
O gur miſe, &c.

II.

Dh-eirich e gu ſuairce cairdail,
'S chuir e mis' a' m' ſhuidhe laimh ris,
Is dh-fheoraich e dhiom cia mar bha mi,
No 'n iocainn ann ſan tra an giubhas.
O gur miſe, &c.

III.

III.

Labhair mi le còradh cianail,
" Thainig mifè leis an riadh dhuit,
'S mu bheir thu dhomh dail gu fiorruidh,
Ort cha chuir mi mi-thlachd tuillè."
O gur mife, &c.

IV.

" Nach mòr ata thu dhomh fo fhiachaibh,
Nach do ghlac mi fhathafd riamh thu,
'S gu 'm bheil am fiodh leam fein air iocadh,
Tha dà bhliadhna uaith an uirridh."
O gur mife, &c.

V.

" Mo bheannachd aig Gilleafbuig Caimbal,
Chuir an teachdareachd a t-ionnfuidh,
Dh-innfeadh dhuit gu 'n deanainn rann ort,
Mur cuireadh tu rium teann mu 'n ghiubhas.
O gur mife, &c.

VI.

Ach mu 's eiginn iocadh trathail,
Theid mi Dhrumain fuas, 's cha dail dhomh,
'S gearraidh mi gach craobh ta àrdè,
'S air mo laimh gu 'm mìll mi uill' iad."
O gur mife, &c.

VII.

Thuirt e rium, " Na bidh cho dàna,
Nach cuir mise ann an sàs thu,
Mu ghlacar thu ameasg na 'm mearleach,
Ciod an stà ni dhuit do bhuidhinn?"
O gur mise, &c.

VIII.

" 'S mi nach diultadh bhi ga dhioladh,
Na 'm faighinn gu m' fhardaich trian dheth,
Ach mu 'n d-fhuair mi gearrain g' a iarruidh,
Thug na diabhaill e air siubhal.
O gur mise, &c.

IX.

O bu chraiteach is bu sgìth mi,
A sìr theurnadh is a dìreadh,
'S mu 'n d-fhuair mi tharruing gu crìch leam,
Chuir na h-ìnich e 'n cùil-chumhaing."
O gur mise, &c.

X.

" Bidh gabhail dhachigh air an trà so,
Far am bheil do bhean 's do phàisdean,
'S cha tathaich misè nis' gu bràth thu,
'O n' is Bard thu tha ro dhunail.
O gur mise, &c.

XI.

"Gu ma marionn dhuit gu 'n aomadh,
An deagh ſhlaint', an ceann do theaghlaich,
Piſeach is buaidh air gach aon dhiubh,
Gun aobhar caoinè, no cumhadh.
O gur miſe, &c.

XII.

'S gu ma fad thu ann a t-àite,
Gu 'n luchd mi-ruin ghabhail fà ort,
'S e mo ghuidheadh thu bhi 'm Pharos,
Thu fein, is na dh-fhagas a-d dheigh."
O gur miſe, &c.

---

## ORAN XXV.

### AIR GAOL.

I.

Thug mi gradh dhuit a Sheonaid,
'S ni 'n rabh thu ach òg ann 's an àm;
'S cha b-ioghna fud domhſa,
'S ioma fear bha 'n toir ort gu dearbh,
'S a bhitheadh ro dheonach,
Na 'm faigheadh iad poiſd' thu air laimh;
Ach tha mi 'n lànn dochas,
Gur miſe am ònar leat 's àill.

II.

Gur deirge do ghruaidhean,
No 'n caorunn tha fhuas air a chrann,
Aghaidh chorruch, 's i mòdhar,
Dà fhuil mheallach, fo mhaladh mo ghraidh;
Beul ro bhinn 'o 'n tig oran,
Mar fmeòrach air bharuibh nan aird;
Bu mhillfe do phog dhomh,
No mhil thair a mhonadh ud thàll.

III.

Gur lionmhor leam buaidh ort,
Tha thu iorafal uafal 's gach àit';
Bha mi 'n deas agus tuath dhomh,
'S cha 'n fhaca mi tuairmfe do m' ghràdh,
Ann an oilean 's an eolas—
'S mar an neonain do bhragad air fàs;
'S na 'm faighinn re phòs thu,
Gu 'm bithean an fòlas gu brath.

IV.

Is tu rinn mo leonadh,
'O n' ghabh mi ort eolas air thùs,
'S mu ni thu mo threigfinn,
Gu 'm fag thu mo chrèachdanfa ciùirt."
Tha do mhaife 's do bheufan,
Aig lionadh mo chridhè 's mo fhùil;
'S mur leighis thu fein mi,
Gu 'n glacar le h-eug mi 'n gearr ùin'.

V.

V.

'S tric mo ſhùil air an ionad,
Far 'm bu mhiann leam bhi mireadh 's a muirn,
A g-òll is ag iomairt,
Is ceol aig an fhidhill re 'r cùl;
'S 'n uair a dheanamaid ſuidhe,
Bhiodh gach càraid a bruidhean gu ciùn;
'S ann an iochdar a Bhileadh,
Bha 'n aluinn thug ſileadh 'o m' ſhùil.

VI.

Ach bu diombach mi, Mhoraig,
'N uair dh-aithris i 'n còradh bha faoin,
Chuir t-athair an dochas,
Gun robh mi am ònar re d' thaobh:
Ge d' bha ceath'rar is corr ann,
'S ſinn neo-chiontach uile mar aon,
Fhuair miſe mo leonadh,
'S cha d-thainig thu Sheonaid dheth ſaor.

VII.

Ach 's mor aobhar mo mhulaid,
'S mi daonnan mar dhuine fo phramh,
Nach fhaic mi dhiot urrad,
'S do ghlacadh le furan air laimh;
Bidh grad, is cuir umad,
'S gu 'n gabh ſinn ar turas gu 'n tamh,
Do Dhun-eidin, no Lundhuinn,
'S mu 's eiginn, gu 'n ruig ſinn an Fhraing.

VIII.

Cha tig ſinn chaoidh dhachigh,
A dh-fhaotuinn na h-achaſain ghèir;
No dh-iocadh an ùlamh,
Oir bhitheadh an ſuilean na dheidh:
Ge d' bhiodh t-athair dheth diumeach,
Bidh mis' air do chùl ann am feum;
'S ge d' ni thu mo phuſadh,
Cha b-ann dh-fhochunn an dùnain mo threùbh.

IX.

Cha bu chailè 'o 'n bhuachar,
A bhroſnaich a-m buaireadh ſo 'm fheoil,
Ach ſlat do mhnaoidh uaſail,
'S do leadain mar thuairnean do 'n òr:
Tha gach grinnead is àilleachd,
A ruigheachd 'o d' bhraighe gu d' bhroig;
'N uair chluinninn do ghairè,
Gu 'm b-aoibhinn leam mànran do bheoil.

X.

Cha b' e fàile na breine,
A bhitheadh a g-eiridh 'o d' chom,
No rudhadh nan èilean,
A thràghadh mar eiridh nan tònn:
Ach mar ghrian ſa mhìos Cheitain,
A dealradh re aoduinn nan tòm;
'S fonnar, connar, caomh, ceutach,
Thu ghraidh; tha ceud ort an geall.

XI.

Bu mhiaghail na gallain,
'O 'n dainig an ainnir ghlan ùr,
Tha iad ainmail 's an talamh,
Siol Dhiarmaid, bha tairis do 'n Chrun:
Bidh Mac Iain Riadhaich, 's Mac Chailain,
Nan cairdean dian daingean re d' chùl,
'S am Fear fiachail tha 'm Bealach.—
O 's lionmhor gach caraid bhiodh dlù'.

---

## ORAN XXVI.

### AIR MUILLAIR SRATH-BHREAMHUINN.

I.

Na 'm faicinn fear dol ris a mhonadh,
Gu 'm b-urra mi ga ſheòladh;
'S na 'n ruigeadh e Baile-mhuillinn,
Cha bu chunnthart lòn da:
Chuirinn beannachd thun a Mhuillair,
Thun Uilleam agus Sheònaid:
Iad a dh-òlladh orm le furan,
A chumail ſuas an eòlais.

II.

'S an uair a thachras ſinn r' a cheile,
Gur aoibhinn a chòail,
Cuiridh ſinn air chùl an eiginn,
'S gun teid ſinn do 'n mhòr-thigh;
Labhraidh Seumas le deagh bheuſan,
" Nach eirich thu Sheonaid,
'S thoir dhuin an deoch ni feum dhuinn,
'S gum fàs ſinn eatrom ſpòrſail.

III.

" Lion an t-ſhlig', is cuir mu 'n cuairt i,
'S na ſeall gruamach oirnè,
'S gu 'm faigh mo charaid gu luath i,
A dh-fhogairt fuachd an reòta.
Ge d' ſhuidheas ſinn gun ghluaſadh,
'O Luain gus an Dònaich,
Cha 'n ioc e geal no ruadh,
Ach duanagain is orain."

IV.

Their bean an tighe, gu cianail,
" Gur biataiche còrr thu;
Ach mu chumas tu ris bliadhna,
Bheir e biadh do bheòil uait;
'S tric a chuir e ormſa mi-thlachd,
Ga 'm iarruidh re phòſadh,
'S cha chaiſg na 's urra dhuit a dhioladh,
An tart tha ſhios na ſgòrnan."

V.

" Ge d' òll e na th' agam uile,
Cha chunnthart idir dhomhſa,
Oir bidh mi daonnan murrach,
Le ſlainnt', is muillean còladh :
Thoir dhuinn gu h-ealamh an t-ſhearrag,
Is cuir an ſo na 'r còir i,
Cha dealuich mi re Mac Ghrigair,
'O n' tha miſneach mhòr ann.

VI.

" Biodhmaid cridhail, ſunntach, fearail,
Fileant', ſmearail, ceolmhor;
Na cluinneam 'ur caoi no 'ur gearain,
'S a lea-taobh cuiribh bròn uaibh ;
Fhad 's a mhaireas ſinn ann ùine,
Cha 'n eagal ann òll dhuin;
Cha toir an t-ùmaidh ni ſo 'n uir,
Na 's mù na bheir an t-òll'ear."

VII.

Their bean an tighe rithiſt,
" Na bithibhſa cho gòrach,
'S fearr leam ſibh bhi tric a tighinn,
Na ſuidhe fad cho cònard ;
Tog ort, Iain, 's gabh an t-ſhlighe,
'S ruighinn leam do ſheolſa ;
Cha leig mi deur tuille a' d' mhinid,
'S co ionnan leam 's a dhòrte."

VIII.

VIII.

" Oluidh ſinn deoch an doruis,
Ge b-oil leat e a Sheonaid ;
'S fhad 'o n' chualas i bhi ſona ;
Molaidh ſinn re 'r beo i :
Tha i cumail gaoil is cairdeas,
Ameaſg nan Gael còire ;
Cha 'n eil fios am bidh ſinn tuillè,
Ann an cuideachd còladh."

IX.

Glacaidh e an ſin air laimh mi,
'S gann nach toir e pòg dhombh ;
Is their e, " Gu ma mairionn ſlàn dhuit,
Gu teachd a nàll ga 'm fheorach ;
'M fad 's a mhealas mi mo ſhlainte,
'S nach caill mi an t-eorna,
Cha bhi mín a dhìth air t-àros,
'S na h-àite bheir thu ceol dhomh."

X.

" Gu ma fad thu 'n ceann do theaghlaich,
Gun bhraonadh gun leonadh ;
Lean thu 'n duchas bh' aig na daoine,
Nach do chaochail dochas,
Bha cruadalach gun chlaonadh,
'S nach d-aom riamh leis a ghoraich,
'S a tharruing an lannan 's a chaonaig,
Ann an aobhar Dheorſa.

XI.

Ge d' chanas iad riut Finndail,
Cha 'n e fud 's inntinn dhomhfa,
'O na tha mi fiofrach cinnteach,
Ciod na fuinn bh' air thòs ort;
'S Foirbaifeach do fhloine direach,
Nach ftriochda do dho-bheairt;
Ann Cùil-fhoddair bha do fhinnfir;
'S ann fo 'n cìs tha 'n Tòifeachd.

XII.

Tha do chinneach lionmhor ladair,
'S àitean ro mhor ac';
Iad air fgaoileadh ann 's gach ceairne,
Bhos is thall do 'n Eorpa:
Tha iad cruadalach 's na blàribh,
'S ladair ann 's a chòraig,
Agus meafail ann 's gach duthaich,
Seadh, tha cuid dhiubh 'n luchairt Dheorfa.

XIII.

Their gach neach ghabh eolas riamh ort,
Gur fior dhuine coir thu,
Tha gu ciallach, failteach, fialuidh,
Gun mhi-thlachd, gun mhorchuis:
'S ann 's an duthaich tha iad lionmhor,
Bheireadh ias'd do 'n òr dhuit;
Cha 'n fhaca mi an ear no 'n iar,
Do 'n ftriochdadh tu a' 'm mòr chath.

ORAN

## ORAN XXVII.

### DO MHNAOIDH ARAIDH.

I.

'S AN Tombreac, a' 'm Braigh Faſſuidh,
Tha bhean eireachdail, thaitneach, 's i ciùin;
Agus uaſal na h-aigne,
Uaip fhuair mi tlachd agus mùirn:
Ge d' rainig mi anamoch,
Cha do mheall i mi 'm earbſa no 'm dhùil,
Gur i nach robh cearbach,
'S mi gu 'm feudadh a dhearbhadh gu chùl.

II.

Ceann aoidhean is fheumach,
Ceann na tuigſe, na ceill, is an tùir;
Ceann na sìth is na rèite,
'S a labhras gu geur air gach iùl;
Ceann-uidhe nan ceud i,
Fhad 's a theid mi gun eigh mi a cliù;
Cha b-aircè, 's cha b-eiginn,
Bhiodh aicè, ach gleuſanna ùr.

III.

Dhuibh innſam a h-aogus,
Mar an aoilin 'o bonn i gu ceann;
Mu chi ſibh air feill i,
No 'n clachan na 'n ceud, 's i air thùs:
Tha ball-ſeirce na h-aoduinn,
'S beul tana, mu dheudaich ghil dhlùth;
'S a cuailain mar theudan,
Cuir dalladh air leirſinn gach ſùl.

IV.

'N igh'n Iain Mhic Eachain,
Lean thu 'm beachd bu dual dhuit, 's an t-iùl,
Bh' aig na h-uaiſlean bha reachdmhor,
'S air 'm bu ſhuarach am beachd ſin nach b-f hiu.
Be am miann bhi toirt ſeachad,
'S na dheigh cha rachadh an ſùil;
'S iad nach togadh an deachamh,
As a ghainne, a leaſach a 'n lòin.

V.

'N taobh eille do 'n linneadh,
'S tric do chinneach a ſireadh na 'n ſtùc,
'S a direadh an f hirich,
Le 'n gaodhair 's le 'n gillibh gu dlùth;
Na fir mhora gun tiomadh,
Bha treun ann 's gach iomairt 'o 'n tùs,
'S le giorrag nach pilleadh,
Ge d' rachadh a-m milleadh gu 'n cùl.

VI.

'S ann a 'm Muile na 'm mor-bheann,
Agus Morearnidh 'n t-ſhloigh ga 'm bheil iùl ;
A gheibhte na connſbuinn,
'S an luchd leanmhuinn ga 'n cònadh gu 'n cùl :
Clann-an-Leathinn 'o n' Dròlinn,
Nach labhradh an ſcleo mu aon ni,
'S ge d' bu tric chaidh an leonadh,
Co is urra an coir a thoirt dhiu' ?

VII.

B-ann an Aras a chruinnich,
Na h-armuinn 'o iomall gach dùth'ch,
'S mu 'n d' fhalbh iad air thuras,
Bu chalma gach curaidh bha dhiu' ;
Bu ghoirt gaoir nam ban Muileach,
'S iad nam banntreachain uilè, gun dùil,
'Sìr chaoineadh 's a tuireadh,
'S an luchd gaoil agus furain 's an ùir.

VIII.

'S è blàr In'erchetain,
Dh-fhag 'ur mnaithean trom, deurach, 's fo thurs' ;
Ge d' thug an Righ as an eiginn,
Cha d' fhurich ſibh dh eiſdeachd ar cliu ;
Chaidh Eachunn gun gheilleadh,
Chuir a chath, le threun-fhir as ùr,
'S bu chrèiteach an ſgeul è,
Thuit tri fichead, 's tri cheud, 's am fear iùil.

IX.

IX.

Ach com' an leiginn air di-chuimhn',
No 'n cuirinn thu, Shìne, air chùl,
'O n' d-fhuair mi a bhiatachd,
Le cridhe mor ſialuidh, 's deagh rùn?
Ge d' nach urra mi dioladh,
Bidh i 'm chuimhne mar fhiachanna ùr,
'S mu mhaireas mi bliadhna,
Bheir mi an riadh dhuit, le cliu.

---

## COMHAIRLE A BHAIRD

### DO SHIOLL AILPAIN.

Fhir a dhealbh air thùs na Gael,
Beannuich iad 'o ard gu ioſal,
Beannuich iad 'o liath gu leanamh,
An co-thional ata 'n Strilah.
Beannuich am biadh is an deoch dhoibh,
'S gach ſochair eile ata iomchuidh;
Naomhaich agus beannuich gach aon dhiubh,
Is cum iad daonnan ſo dheagh iomradh.
Sibh' 'ta na 'r n' iochdrain, na diultibh
Bhi umhail air gach iarrtas,
Deanaibh dligh' do 'r Righ 's do 'r Duthaich,
'S e ſo ur co-cheangal le 'r briath'ribh;

Thugaibh aire mhath do 'r giulan,
Glacaibh bùntum, 's bithibh ciallach ;
—— 'S RIGHAIL 'UR DREAM, 's be 'ur duchas,
Bhi gu fiughantach, fialuidh :
Sibh Clann AILPAIN nan lùireach,
Nan clogaidean dù-ghorm, 's nan fgiathan,
Aig an robh crun na h-Alb car ùine,
Ga ghiulan gu baighail riaghailteach.

---

## ORAN XXVIII.

### DO THAILAIR MUILEACH.

I.

'S ANN am Beinn-ghael,
A bha 'n tailair acfhuinneach,
Cha bheag a thamailt,
Mu dh-fhag a thapachd e ;
Ge d' 's mor bha fhugradh,
Ann Niall Mac Dhughaill,
Gum bheil mi 'n duil,
Gun do chìur Nigh'n Ailpain e.

II.

An la a phòs e,
Bu luthar tapidh e,
Gun fhiamh gun eagal,
Gun diultadh gaisge leis ;
Bha oighean stuama,
Is sleasgaich shuaircè,
Gabhail dhuanagan
Gach uair mar b-aiteadh leis.

III.

Bha muirn is ceol,
Marri òll is aïdhear ann,
Gun chaon' air brogaibh ;
Gur mor a chaith iad dhiubh ;
Gach deoch bu mhiann leo,
A chasgadh iota,
'S bu phailt am fion ann,
Ga riarach 'nasguidh orr.

IV.

'N uair sgaoil na h-armuinn
Bha ladair macanta,
Gu caomhail cairdail,
Mar bha 'n uair thachair iad ;
Chaidh ch raid ghradhach,
A chuir gu s mhach,
Ann leabidh charuicht',
Ladir, bhacanach.



V.

V.

'N uair chaidh 'm fear-ciuil,
A thoirt dusgadh maidne dhoibh,
Chualadh mi gu luath,
O thriuir! mar thachair dhuibh:
Bha 'n tailair brùite,
'S e air a cul-thaobh,
Bu bhochd a chrùban,
'S bha shuilean prabach aig'.

VI.

" O bithibh gluasadh,
Gu luath, 's gu 'm faic iad sibh
Ameasg nan uaislean,
Thug cluain is caidreamh dhuibh;
'S a chum an gualainn,
Ruibh an 's gach cruadal,
Grad eiribh suas,
Ciod an truaigh le 'm bacar sibh?"

VII.

'N sin thionndadh 'n òg-bhean,
'S le deoin gun d' aidmhich i,
" Cha d' thain e 'm choirsa;
O choin! 's an chaidail e:
Cha d' thug m' fhear pòsda,
Dhomh siu na poige,
Cha d' fhuair e foghlum,
'S bu mhor an gealtair e."

VIII.

" O bheir ſinn uait i,
'S na luaidh na 's fhaide oirr'!
Cha robh thu buadhar,
'S cha d' fhuair thu 'n caladh aic;
Gur iad na cluaſan,
A thoil thu bhuain dhiot,
'S do gheur-ruagadh,
'O n' ghruagaich thaitinich."

IX.

'N ſin thuirt an tàilair,
Gu dàn', 's e carachadh,
" Cha d' rinn mi ſtà dhith,
Ge nàr re aithris e;
Ach bithibh ſàmhach,
Ge d' chuir mi dàil ann,
Tha fhathaſd trà air,—
O fagaibh agam i."

## ORAN XXIX.

### TUIREAGH A BHAIRD.

I.

Eisdibh, dhaoine tha dubhach,
Re 'm chaoineadh 's re 'm chumhadh,
'S mi 'm aonar re tuireadh,
'S mor aobhar mo mhulaid,
'S mi daonnan a fruthadh nan deur.
'S mi daonnan, &c.

II.

'S bochd dh-eirich dhomh 'n uirridh,
Nach do leubh mi mo chunnthart,
Mu 'n do ghabh mi mo thuras;
'N uair fhaoil mi bhi fubhach,
'S do m' theaghlach bhi buidhinn,
'S ann a chaidh mi 'o uidheam 's 'o cheol.
'S ann a chaidh, &c.

III.

'S truagh nach robh mi 's ann f hiabhras,
'N uair chaidh mi a dh-iarruidh,
An airgaid 'o chiadan,
Do na fir a rinn triall uain;
Ann àite dhomhfa bhi 'n fiochadh,
'S ann chuirte mi 'm fiachan ro-mhor.
'S ann chuirte, &c.

IV.

IV.

Dh-fhag ſud miſe a'm bliadhna,
Gu tric air an iaſad;
'S i mo ſhochair a liath mi,
'O n' bha mi mi-chiallach;
'N uair dh-fheudainn bhi miaghail,
'S ann tha mi 'm mhaol-chiarain gun tnù.
'S ann tha mi, &c.

V.

Chaill mi caoimhneas nan Uaiſlean,
A bheireadh dhomh fuaſgladh,
'S a chuireadh 'n clo-bualaidh,
Mo leabhar gu luath dhomh,
Mur biodh mo naimhdean cho buadhar,
A thog orm an tuaileaſg,
Gu 'n robh mi 's ann tuaſaid do 'm dheoin.
Gun robh mi, &c.

VI.

Bha gach duthaich ma 'n cuairt duinn,
Ann 's an am ſin fo luaſgan,
'S e 'n droch aon bha ga 'm buareadh,
'S a sìr-ſheideadh nan cluaſaibh,
As na ſpeuraibh, bhi uamharra borb.
As na ſpeuraibh, &c.

VII.

Ach ge b-aineolach truagh ſinn,
Na bithibh cho fuar rinn ;
Na 'n tigeadh naimhdean gu 'r bualadh,
'Sinn a ſheaſadh re 'r gualainn,
Ann 's gach aire' agus cruadal,
Mar a rinn ſinn 's na amuibh a dh-fhalbh.
Mar a rinn, &c.

VIII.

Ann am bliadhna na dòruin,
An cuig is da fhichead,
Amach 'n uair a bhriſt ſibh,
Ge d' nach do chaill ſibh 'ur miſneach,
Chaill air 'n oighreachd 's 'ur piſeach.
Ach 'o 'n thug an Righ dhuibh 's d' 'ur ſliochd iad,
Com' an tilgeadh ſibh 'n ſpidag ud oirn ?
Com' an tilgeadh, &c.

IX.

Na deanaibh ar ciuradh,
'S bidh ſinn fhathaſd dhuibh umhail,
'S do 'r Righ agus dùthaich,
Ann an gniomh agus durachd,
Ge d' thainig doill' air ar ſuilean ;
'S gu 'n dearbh ſinn bhi ſiughantach garg.
'S gu 'n dearbh, &c.

X.

X.

'N uair dh-eireas na cinnich,
As gach ait agus ionad,
Co is urra ga 'm pilleadh?
Theid na Frangaich a mhilleadh,
'S thig ceann air an iomairt,
'S ann gleanntan bidh ſinne mar bha.
'S ann gleanntan, &c.

XI.

Mar ruagar an ſionnach,
Theid an luaidhreadh 's an lannadh;
Bheir na cluaſan 'o 'n fhaillain,
Cnaimh is ſmuais bidh ga 'n gearradh;
Gach ceannard gun anail,
Is dhiomhail am fala,
'S iad na 'n sìn' air an talamh gu 'n deo.
'S iad nan sìn', &c.

XII.

'S lionmhor curaidh deas calma,
Tha fhathaſd an Alba,
Ann am fochair na 'n garbh-chrioch,
Iad fein dheanadh dhearbhadh,
Ge d' tha moran air falbh dhiubh,
Nunn thar an fhairge,
Leis na màil bhi ro ſhearbh air na ſeòid.
Leis na mail, &c.

XIII.

Ann an àit' an cuid daoinè,
'S è raoignaich iad caoiraich,
Nach tairneadh am faobhar,
'N am dol ſios ann 's a chaonaig,
Ge d' bhiodh moran air aonach,
'S an ruadh-mhadadh ga 'n caol-ruith;
'S cha bhithidh a theaghlach gu 'n fheoil.
'S cha bhithidh, &c.

XIV.

Ach bheirinn comhairl' air Uaiſlean,
Bhi macanta ſtuama,
'S gun bhi ſmachdail no gruamach,
Re 'n ceathairne thuatha;
Na 'm bitheadh iad uatha,
Bhiodh a ghainne gu luath air na ſeòid.
Bhiodh a ghainne, &c.

XV.

Mu 's e mo dhuais an cruaidh ach'ſan,
'S gur i 'n fhirinn a b-ait leam,
Air gach doigh agus facull,
Cha 'n fhaigh mi lan cheartas;
Bidh mo cheol air a ghlaſadh,
'S gu 'm bidh mi fo airſneal re m' bheo.
'S gu 'm bidh, &c.

XVI.

Ach thoir beannachd gu grad uam,
Do 'n Ridairè ghaisgail,
Le fios, na 'm bu tlachd leis,
O-n 's e Ceann-cinnich Shiol Ailpain,
Gun rachainn ga fhaicinn;
Ann an dochas nach ais-shith,
Na ghnuis a bhi lasrach,
Ach gu 'm faigh mi sith agus taic' nai' re 'm bheo.
Ach gu 'm faigh, &c.

---

## ORAN XXX.

### DO DHUIN' UASAL ARAID.

I.

Bha mi fo mhulad mu d' dheibhinn,
'O n' chual mi 'n sgeul an Dun-eidin,
Gun do ghlac an t-èug do chèilidh,
A bhean bheusach, cheutach, mhàld'.

II.

Ach tog do mhisneach, 's na geillsa
Do 'n bhròn, chionn nach dean e feum dhuit,
'S gheibh thu bean òg, òr, is feudail,
A leighiseas do chreuchdan fann.

III.

'S ann uair thachras finn r' a cheilè,
Cuiridh finn an chùl an eiginn,
'S òluidh finn deoch le h-aoibhneas,
'S cha bhi nì fo 'n ghrein dhuinn gann.

IV.

Suidhidh finn fios mar bu choir dhuinn,
Marri clann nan daoine coir ,
Dà iar-odh' do Mhac an Deora,
'O 'n Dail-fhraoich, 's cha fcleo a t' ann.

V.

Com an treigamaid an cairdeas,
Tha cho tric ameafg nan Gael?
Mhic na peathar, 's odha bhrathar,
Sìn le failtè dhomh do lamh.

VI.

'Seircail, fuaircè, ftuama, fearail,
Fuafgailteach, cruadalach, gramail,
An t-uafal mu 'm bheil mi labhairt,
Giomanach nan frath 's nan gleann.

VII.

Sealgair Coilich, Feigh, is Earb thu,
'S ann a' d laimh a chuirinn m' earbfa,
Bu mhiann leat bhi fiubhal gharbhlach,
Is gharbh-bheann, 's a falbh nan carn.

VIII.

VIII

'N uair a theid thu a' d' làn èididh,
Tha thu neartmhor, ſmachdail, ceutach,
Co do 'n deanadh tu geilleadh?
A threin-fhir is geirè lann.

IX.

'S beag ioghna leam thu bhi 'd ghaiſgeach,
'S gun d-thain 'o Mhor-fhear Lochabar,
'S 'o Shiol Choinnich, Mhic Righ Ailpain,
A dh-fhag Picaich 'n Aiba gann.

X.

Le ſirinn, a Dhonacha Dheora,
Tha thu do ſhiol nan treun-chonnſbunn,
'N Tullich-mhuillin bha nan còmuidh;
'S bi Chreag-mhor an coir 's an am.

XI.

Gleann-a-mhuillin 's Bealach-gaoithe,
Mar ſin is Coire na Saobhuidh,
Fannduibhe 's taobh deas na Maoile,
'N Dail-fhraoich, 's gach raon a th' ann.

XII.

Cha 'n fhain'ear nis' gun robh àit' riamh ac',
'S tha Clann an Deora tur air crionadh,
Tha chòir ud niſè aig Siol Dhiarmaid,
Fhuair gu ioghna còir nach gann.

## ORAN XXXI.

### DO 'N T-SHLIOCHD RIGHAIL AILPAINACH.

I.

Moch air maduinn Dirdaoin,
Ghluais buidhinn mo ghaoil,
A Stri-lath gu taobh a chuain.
Moch air maduinn, &c.

II.

'S air Di-h-aoine na dheidh,
Ghabh an turas dà cheud,
A ſiubhal gu h-eatrom luath.
'S air Di-h-aoine, &c.

III.

'S air Diſathairne bha,
Na ſir chlis air an t-ſraid,
'S an Ceannard ga 'n aireamh ſuas.
'S air Diſathairne, &c.

IV.

Air Diluain 's air Dimairt,
Dh-fhalbh iad uile gun tamh,
'S dh-fhag iad miſè gun phramh gun ſuain.
Air Diluain, &c.

V.

Bha am bailè dhomh fàs,
Gun mo chairdean bhi lath'r,
'S thuit mo mhiſneach gu làr 's an uair.
Bha am baile, &c.

VI.

Ann am beatha no 'm bàs,
B' e mo mhiann bhi na 'n dail,
Sud dh-iarrain mar ailghios buan.
Ann am, &c.

VII.

Rachainn leo ann 's na blair,
'S bheirinn miſneach le 'm chàil,
'S bhiodh euſachd a' m' dhain is buaidh.
Rachain leo, &c.

VIII.

Biodh mo bheannachd 's gach àit,
Aig a chomunn gun ſgàth,
Chaidh a dh-Eirin : dhoibh b-aill leam buaidh.
Biodh mo, &c.

IX.

Biodh an fhairgè dhoibh mìn,
Ga 'n aiſeag le sìth,
Gus am buannaich iad tìr an t-ſluaigh.
Biodh an, &c.

 X.

X.

Far am faigh iad an leann,
Chuireas mireadh na 'n ceann,
'O na mnaithean tha malda fuairc.
Far am faigh, &c.

XI.

An àm tharruing nan lann,
Bidh bratach uainè ri crann,
Sud 'ur fuaich'neas gach am, 's bu dual.
An am tharruïng, &c.

XII.

Aig Clanna Ghrigair na 'n Gleann,
O 's righail an dream !
'S iad an fhior-fhuil nach gan r' a luaidh.
Aig Clanna Ghrigair, &c.

XIII.

Mar mhil ann a' m' bheul,
'N uair dheabh mi deagh fgeul,
Air na treun-fhir nach geill an cruaidh.
Mar mhil, &c.

XIV.

Bidh 'n Ceannard air thùs,
Làn iochd agus iùil,
'S na h-uaiflean r' a chùl 's gach tuair.
Bidh 'n Ceannard, &c.

XV.

B' ann d' an aidhear an ſmùid,
Chuireadh Frangich na 'n ſmùr,
'S iad gearradh lamh, agus ghlun, is chluas.
B' ann d' an, &c.

XVI.

'N uair bhios naimhdean gun lùth,
Thig Clan Ailpain le cliu,
'S bidh aiteas mor riu 's an uair.
'N uair bhios, &c.

XVII.

'Oll, is aidhear, is muirn,
Bidh 's gach talla, le ſurd,
'S deocha-ſlainte gu dluth mu 'n cuairt.
'Oll is aidhear, &c.

XVIII.

Ach tha mi airſnealach faoin,
'S chaidh mo chruadal gu taobh,
Mu Chlanna Ghrigair nach caochail ſnuadh.
Ach tha mi, &c.

XIX.

'S 'o nach cluinn iad mo ghlaodh,
Theid mi nunn thar a chaol,
'S cha mheas mi mo ſhaoir bhi cruaidh.
'S 'o nach, &c.

XX.

Far am faic mi na Seoid,
Thogas m' inntinn-gu ceol,
Dh' fhogras m' aois, is ni m' oige nuadh.
Far am faic, &c.

XXI.

'S bidh mi mar riu re m' bheo,
'S cha chuimhnich mi 'm bròn,
A ghabh mi 'n tra ſheol iad uam.
'S bidh mi, &c.

---

## ORAN XXXII.

### DO MHOR-FHEAR BHRAIGHDALBIN.

I.

Guidheam buaidh agus ſolas,
Do Mhor-fhear Bhraidhdalbin,
Seaſmhadh a dhaoine dha,
Gun aomadh, 's neo-chearbach;
Eiribh uilè, 's na dibiribh,
As gach ioſal is garbhlach,
Leis a bhrataich bha righail,
'S nach do phill gun bhidh ſealbhar.

II.

II.

Thig na ſuinn ort a Saòdhail,
'S na laoich thig a Sgaraba,
'S 'o ſgèth a chaoil Mhuilich,
'S cha 'n fhuirich fir Chearara ;
'S a Ladhuirne Iochdrach,
Na ciadan ga 'n tairgſe,
'S 'o Dheiſair-loch-odhadh,
Na fir fhoghainteach chalma.

III.

A Gleannurcha nam badan,
Thig gaiſgaich nan gèur-lann,
A ghearras, mar ealtuinn,
'S cha bu tais ann an glèus iad :
Cha b' i choſag bhiodh aca,
Mar th' air na Gaoil an Dun-edin,
Ach na breachdanan dathtè,
'S leò b-ait iad a' 'm fèilè.

IV.

Com an treiginn Gleannſreatha,
No 'n ſeachnain Gleannèitè,
No Srath-Fhaolain nan aidhean,
Far nach fhaighean ach trèudan ?
Gur fàs leam an Clachan,
Dol na chathramh 's beag m' aoibhneas,
Far am bheil mo luchd-tighe
Na 'n luidhe, na 'n cèudan.

V.

Bheir mi ſgriob do Ghleannlocha,
'S do Ghleanndochairt gu 'n tèid mi,
Far am faighear na Connlain,
Nach ſoradh leat èiridh;
'S a ſin do Ghleannoguill,
'S a m' eolas cha tèid mi,
'S gun òll mi do d' choirſa,
Deoch mhor a Lochèirin.

VI.

Bidh mi ritliiſt a pìlltinn,
'S a direadh gu h-eatrom,
Amach Laricìlè,
'S cha ſgìth leam an cèum ud;
'S gu 'n ruig mi Cìll-Fhìnn,
Far an cinntè mi fhein as,
Agus chi mi na Suinn,
A ghabhas ſuim do mo ſgèulſa.

VII.

'S mu tha iad mar bha iad,
Cha 'n fhag mi a' m' dhèidh iad:
'S tric fhuair iad buaidh-làrach,
'S gach tra an robh feum orr';
Bha 'n cruadal 's gach àite,
Do-aireamh dhomh lèubhadh;
'S iad a chumadh an àrach,
'N deaghidh 'naimhdean a rèubadh.

VIII.

Bheir mi dearbhadh dhuibh fhathaſt,
Mu ghabhar mo ſgeul uam,
Air dà thaobh Lochatatha,
'S cha 'n fhaighear a' 'm brèig mi;
'S iad ghabh mirre-chatha,
'N am tarruing re chèile,
'N uair bhuail iad na Gallaich,
'S cha b' aireach dhoibh fein e.

IX.

Bidh Toiſeachd Glinnliomhuinn,
Cho dileas re d' lèine,
Ann an creideas 's am firinn;
'S gu dilinn cha trèig thu.
Tha iad uile, ga rireamh,
Ro chinnteach 'n àm èiridh,
'S cha bu tais ann 's an ſtri iad,
'N uair ſhìn iad le Seumas.

X.

Innſidh Lá Sliamh 'n t-Siorradh,
Nach robh giorac fo 'n èididh,
Leis a bhrataich bha cliuteach,
'N uair ruiſg iad gu fèum i:
Bha mo ſheanair ga giulan,
'S tric lub e gu fèur i;
'S thug e dhachigh i Bhealach,
'S dath na fal' air a h-èudach.

XI.

Cha 'n eil eagal nach duiſg
Tullichùile, air glaodh dhuit,
Agus gleann a chruidh ghuaillich,
Gleannacuaich nan cruaidh-laoghach;
Eiridh Sithain is Tururich,
Gu cuilmar a' t-aobhar,
Is na leomhain nach aomadh,
'O dhà thaobh Lochafraochidh.

XII.

Ach cha dean miſè tamh,
Ge d' thainig mi 'n taobh ſo,
Gus an ruig mi Mac Thàuis,
'S gheibh mi lamh agus faoilt' uaith;
'S bidh mi oidhch', mar a gheall mi,
'S Tomchallduinn, mu dh' fheudas;
'S theid mi Bhaile-nan-geardan,
Mu 'n tionndadh mi m-aoduinn.

XIII.

Nis' ſhiubhail mi t-fhearunn,
A dh' earail do dhaoine,
'O 'n iar gus an ear, iad
Bhi ſeaſmhach a t-aobhar;
'S 'o n' is aithne dhomh cheathairne,
Cha do ſheachain mi aon diu,
'O n' tha iad ro fhearail,
'S nan dleaſanas daonan.

## RANN.

### DO GHOBHA ARAIDH.

Tha mi-thlachd is fearg mhor air m' aigne,
Nach gabh ciofach' ann an caifead,
Bhi 'n conuidh 'g iarrudh mo ghlaife,
Nach eil furafd dhomh a fheachnadh;
'S air 'n do chuir mi fios a Saffan,
Gu 'm dheanamh dionach ann am ghafd-thigh.
Ge d' chuir mi i do 'n cheardaich,
Cha robh feum aic' air a caramh,
Na 'm faighear iuchair dhi mar b' aill leam,
Mhaireadh i rè lìnn an àil fo.
Cha b' ann do m' chairdean a bha e,
An duine nach do chabhair tra orm,
'S a thug air mo chèilidh ghradhach,
Na cuig fgillinean thoirt dhafan,
Airfon fean iuchair chrubach, fpàgeach,
Gun chumadh, gun ftubh, gun ftà innt';
Cha ghiulain mi m' fhochair gu bràth i;
Cha chromainn, 's cha togainn 'o m' fhàil i;
'S mur dean thu tè eilè na h-àitè,
Cuiridh ma na 's tinne 'n sàs thu.
Tha mìos agus còr, a' maireach,
'O nach d' fhuair mi cadal famhach;

'Tha mo dhorus mar chothrom an ailean,
Is eagal do oidhche 's do là orm,
Nach fhag mearlaich ni am fharduich;
'S gun goid iad mo Bhean 's mo Phaisdean,
'S nach fhaic mi tuille gu brath iad.



## ORAN XXXIII.

### DO 'N GHOBHA CHEUDNA.

I.

'S e Gobha mo chridhsa,
  Gobha nam buadh;
'S e Callum Mac Ghrigair,
  A ruiginn gu luath,
'S gu 'm faigh mi mo gnothach,
  'S cha ghabh e bheag uam,
Ge d' bhiodh na ceudan,
  Aig eigheach na chluais.

II.

Gu 'm bheil e co-ullamh,
  'S co dunail 's bu dual;
'S è nach biodh fada,
  A fadadh a ghuail;

Gu 'm

Gu 'm faicear a fhradan,
Co fhada re Tuair;
'S gu 'n cluinnear a bhuillean,
Air Drumin, le 'n cruas.

III.

Thug mise dha 'n t-urram,
'S co 's urra thoirt uaith,
Air goibhnan a chrùine,
Thaobh grinneas is luaths'.
A' 'm faodhairt 's an cumadh,
Cha toir duine air buaidh,
'S na 'm faighte 's tigh òsd' e,
'S è dh' òladh a chuach.

IV.

'S 'n uair theìd e do 'n cheardaich,
Gur aillè a fhnuadh;
Ach bios e mar bha e,
Cuir blath's air a ghruaidh:
'S è gu furanach failteach,
'S ro ghradhach re tuath,
Ach bu mhath leis teath-linneadh,
Bhi na mheanachfa uap'.

V.

Ge d' b' ainmail Ferara,
Air claidhean nan ruag,
'S è fo fear is fhearr leinn,
'O na tha eafan uainn:

'N àm faodhairt na ſtàilin,
Cha bhlàthich e 'n gual,
Gu 'm buail e cho laidir,
'S gur fhearr leis e fuar.

---

## ORAN XXXIV.

### DO MHNAOIDH UASAL ARAIDH.

I.

Mo bheannachd do 'n bhanntrich,
Thug an leann air Diluain dhomh;
Mu 'n tug mi an ionnſuidh,
A thionndadh gu buannachd;
Gu ma marrion a ſlainte,
Na biodh i 'n cambar no 'n cruadal,
I fein no a chlann aic',
Ata gun anntlachd mu 'n cuairt dith.

II.

Gu ma lionar a cairdean,
'N àm teanndachd g' a fuaſgladh,
Na tugadh buaidh oirr' a naimhdean,
Mu tha ann aon am fuath dhith;

No

No a dh' iarradh a mealladh,
No thogadh ſgallais no tuaileas ;
'S deagh cheann i do charaid,
Ge be bealach 'o 'n d' ghluais e.

III.

Ceann aoidhean is fheumach,
Ceann na cèill is an uaigneas,
Cha do chleachd i bhì 'g eigheach,
Ge d' robh feicheanna uaipe ;
Ceann uidhe nan ceud i,
Beul na 'm bèus is na ſtuaime ;
Ceann na sìth is na reitè,
Da 'n geilleadh luchd tuaſaid.

IV.

A bhean eireachdail ghaſda,
Chaomh, thaitneach, ro-fhiachail,
Do 'm bheil an cridhe fial farſuing,
'S an deagh aigne ga riaghladh ;
Ann a còir cha bhiodh aircè,
Gheibhar pailteas ga riarach,
Do dh' uiſge-beatha math brachidh,
'S an deoch a chaiſgeadh an iota.

V.

Tha i meaſaradh direach,
'S tha i ſearcail, 's rò ſhuaircè,
Ann an creideas 's am firinn,
'S na h-inntinn neo-luaineach ;

Co thairgeadh dhith mi-mhodh,
'S a dillſean mu 'n cuairt dith?
'S a dhainain luchd mi-ruin
Gu 'n cìnn i mar luachair.

VI.

Cha 'n ioghna 's an tìr ſud,
'S na ſuinn 'ō 'n do bhuaint' i;
I bhi uaſal na h-inntinn,
'S nach dibir i cruadal;
Siol na fala bha righail,
Ann 's gach linn a bha luachmhor;
Leubhibh eachdruidh na righeachd,
'S i a dh-innſeas mu 'n cuairt doibh.

VII.

Gu 'n d-thain thu do 'n mhòrachd,
'S cha ſcleo e r' a eiſdeachd,
Na treun-fhir nach ſòradh,
Dol an ccraig, 's nach geilleadh;
A chum roimhe air coir ruinn,
'O n' bha iad cruaidh ann 's an teugmhail,
Ann an aghaidh nan ſeod ud,
Leis 'm bu deonach ar reubadh.

VIII.

Com an leiginn air dearmad,
Gach ſealgair bha 'n Eirin,
Luchd ſhiubhal nan garbhlach,
'S nan garbh-bheann le cheilè;

Na

Na curaidhean calma,
Clann Fhearais nan geur-lann ;
'O 'n cheud Righ bh' air Alba,
Gu dearbh tha nigh'n Sheumais.

---

## ORAN XXXV.

### AIR CURAIDH ARAIDH.

I.

Gur ſmearail, fearail, ſunntach,
Am fiuran glan, Rob Ruadh ;
C' àit' am bheil e 's dùthaich,
Bheireadh cìs na cliu dheth ?
Cha b-e ainm an t-umidh,
Thaobh duchais, 's cha bu dual ;
'S gur Bruiſſeach do ſhloinnè direach,
Do fhior-fhuil na 'm buadh.

II.

Na 'm faiceadh ſibh air feill e,
Gur ceuteach e meaſg ſluaigh ;
'S è their gach tè r' a cheilè,
" An aithne dhuit an treun-fhear ?

'S mi

'S mi bhiodh ſubhach aoibhinn,
Ge d' bhitheadh càch toirt beum dhomh,
Na 'm faighinn luidh na ſgèth ſios,
'S cha tugainn fein da ſuain."

III.

'S math 'n duine 's an tigh òſd e,
'S cha ſcleo ata mi luadh;
'S è ghlaodhadh ge b' e dh' òladh,
'S gun dioladh e le h-òr e;
Is cha b' e 'm bodach bronach,
Nach bu leor gu dol mu 'n cuairt;
Bhiodh aige na ſearraig mhora,
A' lionadh chorn is chuach.

IV.

Gun mhearrachd, gur tu 'n conſbunn,
Is ſeolta tha mu 'n cuairt;
Fear cheannaich a chruidh mhoir thu,
Na 'n daimh 's na 'n aighean oga;
Thig Saſſanich a' d' chòail,
Cha sòr iad dhuit an luach;
'S tric chaidail iad na 'm brogan,
'S bhiodh tu 'n còmuidh fuar.

V.

'N uair thig 'o 'n f heill, gu dearbh thu
Cha dearmad aon d' an tuath,
Cha bhiodh do choail ſearbh dhoibh,
Cha mheall thu iad na 'n earbſa,

Cha

Cha 'n aithris càll no earchaill,
'O n' dh' fhalbh thu air do chuairt;
'S bidh na màil gu cruinn-'s an tìr,
Le fireantachd Rob Ruaidh.

VI.

'S lionmhor buaidh air chìnntè,
Tha sìnte re Rob Ruadh,
Am fleafgach fuaircè, fileant',
Seafmhach, fearcail, dìreach,
Is dleafnach 'na inntinn,
'S gach ni 'm bheil brìgh is ftuaim;
Chaidh chliu co fad 's na h-Innfean,
An ear, an iar, 's gu tuath.

VII.

Mo bheannachd, le ceud fàiltè,
Do 'n armunn 's àille fnuadh,
Tharis do Shratharduil,
Is innis da mar tha mi;
'S mu mhaireas mi aon raighidh,
An flainnte, 'n càil, 's an luaths,
Theid mi nunn, 's cha diult e gradh dhomh,
'S gu 'm bidh an cairdeas buan.

# RANN

## AIR BRATACH CHLOINNE GHRIGAIR.

Chunnic mi a bhratach uainè,
Ard-ſhuaicheannas Cloinne Ghrigair,
Le craobh ghiubhais, dhoſrach, bhuadhar,
Aig na h-Uaiſlean, mar a thigead;
Bha leomhun is aon-adharcach treun,
Mu choinneamh cheilè, 's bu mhor am miſ-
neach;
Leomhun eilè, 's crùn air a cheann,
Cha bhreìg a t' ann, or rannſaich mis' i.
Bheachdaich mi gu geur 's an am,
'S chunnaic mi, mu 'n gann a dh-ioſraich,
Claidh' a ghaiſgaich f har a chrann,
'S crùn air a bharr, bha ro mhaiſeach;
'S e dh-àithn an Ri dha, " Dean, 's na geill,
Tha d' dhream righail, na treig miſè;
Sàth do lann gu teann na chrè,
'S mad-alluidh 't ann, leir-ſgrios e."

—ARD CHOILLE.—

CUMHADH

## CUMHADH A BHAIRD.

I.

'N uair chaidh mi Dhun-eidin,
'N coinneamh nan Treun-fhear,
'S ann fhuair iad orm fgeulan mo dhorinn.
'N uair chaidh, &c.

II.

Bha gáth narach 's gach beul,
Bha ga 'm chàineadh 's ga 'm reub',
'S an Droch aon a sìr fhèideadh 'n fgornan.
Bha gáth, &c.

III.

'O n' 's e athair na 'm breug e,
Thug e fpionnadh gu leir dhoibh,
'S dh' fhagadh mife gun aoibhneas 's an lo fo.
'O n' 's e, &c.

IV.

Ach na 'm faighinnfa eifdeachd,
" Agus cothrom na Feinne,"
Bhiodh an an-iochd ga leubhadh aig moran.
Ach na 'm, &c.

V.

'O n' chaidh iad gun dùlan,
Eader craobh is a rùſgadh,
Gun aobhar, 's gun eagal a do-bheairt.
'O n' chaidh, &c.

VI.

Ach mu gheibh miſè ùiñè,
Gheibh iad luigheachd am chliùſa,
Chuir na ſaighdean geur dluth ann am fheöilſa.
Ach mu, &c.

VII.

Cha do labhair mi mìmhail,
Re uaſail no ioſal,
Ge d' rinn iad an dìchioll gu 'm fhogairt.
Cha do, &c.

VIII.

Thug mi mionnan do 'm Righ,
'S bha mi dileas da reir,
'S làn dearbhadh gu cinnt' tha a' m' choirſe.
Thug mi, &c.

IX.

Ni 'm òrain fein innſeadh,
Ann 's gach àit ann 's am bidh iad,
Gu 'm bheil mi rò righail do Dheorſe.
Ni 'm òrain, &c.

X.

X.

'S a dh' ain'eoin luchd mi-ruin,
Bidh cliù math agus firinn,
Maille rium gu dìlinn ga m' fheoladh.
'S a dh' ain'eoin, &c.

XI.

'S gheibh mi cao'neas na 'n Uaiflean,
Chuir mo naimhdean a' 'm fuath orm,
'S gu 'm fàs mi gu h-uallach, glan, fporfail.
'S gheibh mi, &c.

XII.

'S beag an creideas no 'm buannachd,
A thog orm an tuaileafg,
Na 'n fealladh iad uap' mar bu choir dhoibh.
'S beag an, &c.

XIII.

'S e 'n cridhe a bhualadh,
Bheireadh leirfinn gu luath dhoibh,
Gun bhidh ealamh, no luath-bheulach gorach.
'S e 'n cridhe, &c.

XIV.

'S e 'n teifteas a fhuair mi,
Ann 's gach dùthich mu 'n cuairt domh,
Gu 'm bu Bhard modhail, ftuama, gun fcleo mi.
'S e 'n teifteas, &c.

XV.

Ach 'o n' rinn iad mo ghluaſadh,
Nior mheal mi mo chluaſan,
Mur faigh iad an duais ſin bu choir dhoibh.
Ach 'o n' rinn, &c.

XVI.

Ge d' theid mi air aſtar,
Gu beanntan Pharnaſſus,
Far am faigh mi gach facull ga m' ſheòla.
Ge d' theid mi, &c.

XVII.

Ni Cheolraidh dhomh luaſgadh,
Gach lidè is uaiſlè
Do 'n Ghaelic, ann 's gach duanag ga m' chòna'.
Ni Cheolraidh, &c.

XVIII.

'S na 'n ſeachnadh droch ſhluagh mi,
Gun ſeaſmhadh re m' ghualain,
'S mi chuireadh 'n clo-bualaidh na h-orain.
'S na 'n ſeachnadh, &c.

## CLIU A BHAIRD,

### LE FEAR LEIS AN TOIL A GHAELIC.

I.

A BHAIRD bhinn-bhriath'rich Ghlinnliomhuinn,
'S leudorra lionmhor do Ghaelic;
Rinn a Cheolraidh dhuitſe luaſgadh,
Gach lidè 's uaiſlè do 'n chanain.

II.

Cha chualadh mi bard no filidh,
No laoidhadair, gu ſilleadh cainnte,
Is fearr a ſhniomhas 's a thaghas,
Gach facull ſeaghail ann 'n ranntachd.

III.

Is ſnaſmhor, ſnuadhar, righail, reachdar,
Do ſmuaintean beachdar gun fhàilin;
'S tha ſeann-eachdruidh gach fineadh,
Sgriobht' air aon phillean a' d' làthair.

IV.

Comhradh ſalach rinn thu fhògradh,
Briathrean baobh cha dual do d' rùn:
Aon fhacull coimheach, ach Gaelic,
Cha 'n eil a' d' dhanuibh gu 'n cùl.

V.

Gach neach le 'n toil i gun truailleadh,
Gu caireamach, cuannar, tiugh,
Thugadh a misneach do 'n Bhard,
Chum 's nach bàfich i gu tur.

VI.

Tha fgilm Iain Luim, is fnas Mari Leud,
A dealradh a' d' chainnt, 's gach rann an tomhas teud;
Na 'n leubhadh tu a' t-oig' gach òraid agus fgeul,
Cha chuireadh beo no marbh glas-ghairm air do bheul.

---

## MOLADH A BHAIRD,

LE FEAR CINNIDH DHA.

*Air fonn Cabar Feidh.*

I.

Do m' fheòladh, do m' fheòladh,
Do m' fheòladh biodh fagufg dhomh,
Gu fonn'or, na naoi Oighean,
Do 'n còmuidh Parnaffus ard;
Seadh, cluinneam an ciùin-chrònan,
Bheir eòlas an cagar dhomh,
A los gun tig a' m' cheannfa,
Sàr-channtaireachd chairifeach.

'S biodh

'S biodh ſmaoin, is feairt, is comas ceart,
Tabhairt neart, nach fannuich dhomh,
A leigeadh ris, 's a ſhcinn anis,
An Eoin-chlis gu rannaireachd;
A crian-og-phreas cha d' thanig eas',
Ach 'o chrann meas gun chamadh e,
Thigh Ruadh-ſhruth e ga rireamh,
'N Gleannliomhuinn bha aithrichean.

II.

O 's èucach, gur èucach,
O 's èucach neo-fharumach,
Am Bard deas, milis, ceutach,
Na 's cèillidh cha 'n aithne dhomh;
Tha grinneas agus bèuſan,
A gèilleadh 's toirt aire dha;
'S am fioſreachadh, gun mhòrchuis,
Cha 'n còl domh bheir barrachd air.
'S ceart fhuair e 'mach, thaobh Ghàl fa ſeach,
Briathrean 's dreach am bratichean;
Air uaill, is teachd, is ſloinne neach,
E do-chreach' ann cracaireachd;
'S mar ſleudas ſruth, troimh ard eas dubh,
'S ionnan guth an laſcair doibh,
Le loinnureachd nan ſmeorach,
Ann torr nan dlù'-ghallanean.

 III.

III.

O 's gràdhach, gur gràdhach,
O 's gràdhach an duine e;
Tha fgeimh is fpionnadh cainnt,
'S na dàin a chaidh chumadh leis;
'S ro thearc 'meafg chloinn nan daoine,
Re 'm faotuinn ni iurram ris;
'S cha robh, 's cha 'n eil e 'n teanndachd,
No 'n ganntachd gu luinneagan.
'O 'n laoghach ghlan, gu h-eolach chan,
Gradh is gean, le h-ealamhachd;
'S gu h-iofal bhos, mar eun feadh dhos,
Cha d' ghabh clos na caluidhean;
'S cha d' theich gun ftad, mar iolair ghrad,
'N airde, fad a feolladh oirn;
Gun tuiteam, gun bhras-èiridh,
Air fgèth daonnan gheabhar e.

IV.

'S uramach, neo-fpòrfail,
Ro chònard 'n a labhairt e;
'S chuir raogha caöin air còradh,
Gach Ceòlraidh bha tairis da:
Tha iomad ni gu feòlta,
'S gu ceòlmhor air airis leis;
'S mor ioghantas nan cèudan,
Mu 'n ghèurad a thachair da.

'S,

'S gann 's a chruinne, chithear duine,
Thig le tuire 'n garadh dha;
Bhuail e 'n t-ſlighe, chum gach dlighe
Thoirt do 'n chridhe ghalanach;
Craobhan duille, f huair le buille,
Meuraibh tuille ſgathadh dhiubh,
Bidh iomraiteach na ſgèulſa,
'S na gèuga bidh mairion innt'.

V.

O 's luachmhor, gur luachmhor,
O 's luachmor a cheilairean,
Gun aon nì annta ſuarach,
No tual, ach fìor erachdail;
Gu dian iad ſaoradh Gàelic,
O ſhàruch', 's 'o dhearaſan;
'S cha tearc na facuill àluinn,
'O 'n bhàs leo chaidh theaſarginn.
Saor 'o dhonas, làn do ſhonas,
Air frath, monadh, 's glas-thonnan,
Gun robh 'm Firein, riamh nach fireadh,
Coingheall lidè Shaſſanich.
Do 'n teangidh bhìnn, bha geamnuidh grìnn,
'N luchairt Suinn nan Ailpaineach;
'S bha fòs aig Oiſian dèurach,
A caoidh na Fèinn, chaidh thaſgidh leis.

VI.

'S bh' aig Adhamh 's aig Eùbha,
Roi' fhèum bhidh air aithreachas,
Mu 'n d' chiontaich iad an Eden,
Gun eùcail, gun ſmal orra ;
Air olc mu 'n robh iad eòlach,
Gun chòdach, gun ath' orra :
Do 'n pheac gun bhidh nan tràillean,
'S on ghàradh gun charuchadh.
Leis is doimheach facuill choimheach,
Sud tha goimheach guineach dha ;
'S teach na obair, 's a chainnt-thobair,
Chaoidh cha togair ſruth-chainntean ;
Tha neo-ſtadach, ſguabadh chladach,
'S bradach, ſladach, ioma dhuibh ;
'S è 'n ruith feadh càch a chèilè,
An ſtèigh tha ga 'n cumail ſuas.

VII.

Ach gach caochan trèun dhiubh
Do thrèig iad an t-amar ac' :
Ciod thainig air an Eabhra,
Bha ſpèiſail 's an Talamh Mhath ?
A Ghreigis chaidh air faontradh,
Co ſhaoileadh nach fanadh i ?
'S tha 'n Laidin air a fògradh,
Bh' aig Ròmanich bhrais-bhuilleach.

Dh' fhag

Dh' fhag iad uile ſluagh gu buileach;
Marbh, 's feadh dhuilleag foluicht' iad :
Ach cainnt mhurrach, nan fònn ullamh,
Dhireadh mhullach 's chorruch-bheann,
Riamh rinn fuireach feadh gach cunnthart,
'N anail chùraidh 's beothail i;
'S mar chuairt-ghaoth 'm bealach ſheibhteadh
'S a bhèul, tha mi moladh i.

## VIII.

A chànain, a chànain,
A chànain bha 'n toiſeach i;
'S mar mhor-chruaidh-chreugan làdir,
A tàmhſa bidh ſocurach :
'M feadh ghleuſas ſlugan càil neach,
Cha bhàs is cha dochunn dith;
Ach bheir i mach buaidh-làrach,
Feadh ghàbhanna 's dhoſguinnean.
'S lionmhor gaiſgeach ata aicè,
Cumail taic' is cothrom rith,
Agus caraid, le cruas daraig,
Dol do 'n charraid chogadh dhith;
Chum a dionadh ann 's gach pianadh,
'S chum a lionadh dh' fhocullibh :
'S mar laſair-chath an leirſinn,
Gu leir-ſgrios ſmid dhochareach.

## IX.

'S trèun aon do na Seòid ud,
Thaobh cònadh is leaſachadh,
Mo Dhanadair ro-òirdheirc, .
'S a chòraig co ſheas'as ris?
Tha treis' is teinè Homeir,
Gu beò is gun eaſbhuidh aig',
'S gur minic e cur leò ſud,
'S na h-òrain air dleas'nais.
'S ni gun teagamh, nach e 'm beagan,
Thug e theagaſg fallain dhuinn;
'N ſo e bagradh, 'n ſin a tagradh,
'N leas, gun ag're h-ain-eolaich;
Aig cha 'n f haighear, 'n ceol no 'n aidhear,
Tèum, mar nathair, gathach goirt;
'S tric feallſanachd a ſeideadh,
'S cuir euſachd na radheanna.

## X.

O ſtuama, gur ſtuama,
O ſtuam' agus tapidh e;
A chruadal is a bhuaidhean,
Co luadheas an tait'nichead?
Co chuireas air a thrèunad,
An cèill iad gun laguchadh?
Ach innſidh leabhar fèin iad,
Gu rèidh dhuinn ann ath-ghaorid.

Maillè idir, nis cha tig air,
Cuiridh 'n Ridair' Grigarach
E 'n clo-bualadh.—Tha 'n t Ard-uafal
Toileach, truacant', cinadail;
'S do 'n Chinneach uil', do bheir e bhuil——
'S fialuidh fuil na' m Fineachan;
Mar fo gheibh finne fòlas,
'S bidh òr aig Fhear-filidheachd.

---

## CUMHADH

### DO DHUIN' UASAL THUIT 'S AN OLAINT, 'S A BHLIADHNA 1799.

I.

B' E fgeula na dòrain,
Thanig oirn as an Olaint, gu 'r cràdh,
Dh' fhag finn uile gun fòlas,
Air fir mhòra a leonadh gu bàs;
Bu lionar gaifgeach bha deonach,
Ann an aobhar Ri Deorfe gun fgàth,
Chaidh gun ghiorag do 'n chòraig,
Ge do dh' fhag iad na feòid ann 's a bhlàr.

II.

II.

Aon diu', Gordan Mac Ardidh,
An tòg' uaſal, nach danig a' nàll;
Bha e na cheannard air cuideachd,
Ga 'n riaghladh le tuigs agus gradh;
Air an tùs chaidh gu ullamh,
Thoirt aobhar miſnich 's gach cunnthart do chàch,
Ach, Och mo chreach! gun do thuit e,
'S bha fhuil chraobhach aig ſrutha gu làr.

III.

B'.e ſud an ſgeul bha neo-aoibhinn,
Bhios aig gach lìnn ga leubhadh gu bràth,
Thanig doill' air na ſpeuran,
'N uair chaidh na trèun-fhir air ſtà;
Cha bu lèur dhoibh a cheilè,
Bha an ceò a cuir èis air na Gàel,
'S an naimhdean co lionnar
Ri gaineamh, no eunlaith an aird.

IV.

Bu duthach a chòail,
'N uair a chruinich an còr a bha laith'r;
Cha robh an aireamh ach ſò'ail,
Do na chaidh air an lo ud gu blàr.

Thuirt Mor-fhear Shundi, 's e brònach,
Na 'm faicinn an t ogan mar bha,
Ge do tha mi tròm-leointè,
Dheanadh feolla do Ghordan mi flàn.

V.

'S truagh nach robh a dhà chinneach
Ri ghualainn, 's an iomart a bha,
Siol Leoid, is Clann Dònuill,
Na connfbuill nach comhfaiche naimh;
Cha bhiodh an ain-iochd gun dioladh,
Bhiodh na fiachan ga 'n iochda gun dàil,
Aig na fuinn ata fiachail,
'S tric a dhearbh e le gniomha an lamh.

VI.

Na 'm biodh Fear Obarardair
Na bheatha, 's e teann ort 's an am,
'S gun feachnadh an luaidh e,
'S nach fhaidhe i buaidh air, le frann;
'N uair a thairneadh e fuas riu,
'S a chlaidhe 'o chruachain na laimh,
Bhiodh ceud Frangach gun chluafan,
'N uair dheireadh am buaireadh na cheann.

VII.

Ach 's diomhain bhi 'g aithris,
Air na fuinn tha na 'n cadal 's an ùir,
Ge do tha finn na 'r cabhaig,
Cha tig iadfa na 'r caramh, 's cha dùifg;
Ach 's e cleachda na 'n Gàel,
Bhi 'g iomradh mar bha iad 'o thùs,
Is 'o na ghlacadh le bàs iad,
Tha finne ma 'r chaoirich gun iùl.

VIII.

Is ro chràiteach a mhathair,
Mu dheibhinn an ailegain ùir,
Am fleafgach eireachdail aluinn,
Bha deas-labhrach, bla-chridheach, ciùin;
'S tric na deoir uaipe tearnadh,
'S mor a h-aobhar, 's a bhla air a gnuis,
Nach robh i ga charamh,
'N uair bha e 's an araich gun lùs.

IX.

Ach togadh i mifneach,
Ge do chaill i a nis air a duil,
Fhad 's a bhios Raoghal is Iain,
'S a triuir nighean, tha dligheach dhi, dluth,
Cha 'n eil i gun chairdean;
'S na mor-uaiflean an gradh dhi 's a muirn;
Bidh Mor-fhear Shundi 's a braithrean
Gu dionach 's gach àit air a cùl.

## ORAN XXXVI.

### DO DH' ALASTAIR SHATHACH, AGUS DO LEANNAN.

I.

Tha mis' a nochd a 'm aonaran,
  'S gu bheil mo ſmaointean luath;
Is cha ne maoin an t-ſhaoighail ſo,
  Na fhaoneachd ata uam.
An ègail 'ta a' 'm aorabhſa,
  Cha 'n eil ach aon bheir buaidh;
'S e 'n gaol ata aig caonnaig rium,
  Na 'm faotainn bhidh ga luaidh.

II.

Eiſdibh rium a dhaoine
  Fhuair foghlum, 's ga 'm bheil iùl,
An robh ſibh riamh an gaol?
  'S e dh' fhag miſe caol, gun lùs.
Mu bha, nach bidh ſibh caoinail rium,
  Is aontichibh gu ciùin;
Mu 'r faidh mi 'n cabhaig faodhachadh,
  Gun aom mi ſios do 'n ùir.



III.

III.

Tha mo chadal luaineach dhomh,
'S gach uair a theid mi thamh ;
'S 'n uair dhuiſgeas mi bidh luaſgan orm,
Mar ioma-ghaodh luath a Mhàrt.
Cha 'n eil leigh bheir fuaſgladh dhomh,
Na fuarachadh 'o 'n bhàs ;
Mur buannaich mi 'n oigh uaſal ud,
Cha dual domh a bhi ſlàn.

IV.

Mo chridhe 'ta fo cheangal teann,
Aig an annir is mor cliudh ;
Ga 'm bheil an cualain cannach,
Air nach luidhe ſmal no ſmùr :
Sùil ghorm, chaomh, fo mhala chaoil
Na h-aolin is mor iùl ;
Gur doille air mo leirſinnſe
Bhidh ſealltuinn gèur na gnuis.

V.

Tha i fallain ſinealta,
Bho chùl a cinn gu ſàil ;
'S tha muinneal geall mar ſhneachda aic',
No cannach air a chàr.
'S ro-mhath thig an ſidè dhi,
'S deas direach i gu bàr ;
'S mur faigh mi còir an ſgriobha oir',
Cha dirich mi gu bràth.

VI.

VI.

Tha beul meachair, binn, mu dèud ghil,
  As nach tig breug no ſgleo ;
'N uair labhras i gun eiſdeam ri,
  B' e m' aoibhneas thar gach ceòl ;
Tha tuigſe is deagh bheuſan
  A geilleadh dhi 's gach ſeòl ;
Gu bheil i mar bu dual dhi bhidh,
  Gu ſeaghail, ſuaircè, còir.

VII.

'S bann Leadhaineach da rireamh i,
  Do 'n fhior fhuil nach eil ſann,
An dream tha uaſal inntinneach,
  'S bha righail chum an càll.
Bu neartmhor, reachdmhor, righail iad,
  Cruaidh, dionach ann 's gach àm,
Le 'n lanna tanna tri-chlaiſeach,
  Aig ſgatha chìnn a' naimh.

VIII.

Na 'm faithinnſe ri phòſadh i,
  Gu 'n cuirinn cùl ri bròn,
'S do 'n aird an iar gun ſiubhlinnſe,
  Gu lùthar air gach doigh ;
Na 'n ſaolinn a bhi mùirneach ann,
  'S nach diultadh i dhomh pòg,
Gun reachainn, le làn durachd,
  Dh' Elain Shunadh air a tòir.

IX.

Na 'm faithinnſe do Bhaidanach
  Mo Mhari mhalda ghrinn,
Cha bhiodh i 'n ſin gun aird orra,
  No gann do theachd-an-tìr ;
Bhiodh crobh-lāoidh ga 'n arach aic',
  Air fàſichean 's mor brìgh,
'S treuda gealla tearnadh nuas,
  Le 'n àll, gu h-airidh mhìg.

X.

Tha cuilbhar, gillè, 's cu agam,
  'S gur luthar iad chum ſèilg ;
'N damh caprach cha chuir eagàl orm,
  Oir bidh mi dlu na cholg ;
An coileach-dubh, no a cheilè,
  Cha tairg dhomh beum no tàir,
No am bradan tar-gheal leumnach,
  Tha 'n Spè, cha gheillinn da.

XI.

Bidh ſinn ro ſhubhach ſolaſach,
  A moralachd 's a mùirn,
Bidh aithear-agus òll againn,
  'S gach ceol a thogas ſùnnt ;
'S ge d' dh' fhagainnſe na h-onar i,
  'S mo chodacha le h-ùir,
Cha bhiodh i 'm feaſd gun òr * aicè,
  'S Righ Deorſe air a cùl.

XII.

* He was a Captain in the Army.

XII.

Dheanain mirè is manran ri,
Le cridhe blà, 's cainnt chiùin,
'S thigè luchd daimh is chairdean domh,
Chuir fàiltè air mo rùn.
'S am fad 's a channar Shadhach rium
Gu 'm bidh mo ghradh dhi ùr;
Agus gur i Mari Anna
An annir 'm bheil mo dhùil.

---

## ORAN XXXVII.

### DO DHUINN' UASAL ARAIDH ANN AN SHIREACHD PHEAIRT.

I.

'Am bheachd fein gur gorach,
'S gur aimedeach thu Dhonuill,
Thu bhi luidhe t-onar,
'S gun thrèig thu Nigh'n-an-Deora,
'S i ſhiol na 'n daoine coire,
Na 'm b' aithne dhuit a ſeorſè.

II.

II.

Chuala mi thu 'g ràtha,
Gun robh i teiſtail ſtàthar,
Gu crionnda, ciallach, gradhach,
'S gun d' àrich i dhuit pàiſtè.
C' arſon rinn thu a h-aichadh,
'S nach d' fhuair thu i am fàillinn?

III.

'S e their gach te tha 's dùthich,
Sud am fear nach fiù leinn,
Cha 'n eil brìgh na lùths ann,
Cuiribh h-uile cù ris;
Na 'm biodh e math gu ſùgradh,
Cha chuireadh a bhean cùl ris.

IV.

Mur eil thu mar bu mhiann leat,
Gur mor tha thu am fiachibh;
Tog ort gu grad an cliabh i,
'S bidh ſiubhal fad is cian lè,
Cha 'n fhead i bhidh gun riarach,
Ge d' theid thu as na criochibh.

V.

Gur iodhna leam thu Dhònuill,
S gun d' thanig thu 'o 'n mhòrachd,
A broilleach Tigh na Sròine;
'M bheil moran dhaoine còire;

Gu bhcil thu cho bheag eolais,
'S nach tàogh thu do bhcan phòſda.

VI.

Leigſe dhiot do dhochas,
Is dean an ni bu choir dhuit,
'S 'n uair theid thu ann an cò'ail,
Bidh culidh mhath do 'n chlò ort,
Oſſain ghrinne, 's brogan,
Is leine 'n anart bhoidheach,
A ſhniomhas Nigh'n-an-Deora.

VII.

Ge d' theid thu do 'n tigh òſda,
'S ge d' dh' òll thu thair a chòir ann,
Gun d' theid i ceum ad chodhail,
'S gun d' thoir i thu do 'n t-ſheomar,
'S gu 'm bi i 'g earrail phog ort,
'S gun luidh i ſios le deoin leat.

VIII.

Ge d' dh' eireadh orra buaireadh,
'S gum buaileadh i 's a chluais thu,
Bhiodh airechas gu luath orr',
'S e caidreamh dhuit is buaine;
'S gun ſeaſmhadh i ri d' ghualainn,
Ge d' bhiodh na cairdean fuar riut.

IX.

IX.

——Mu 'n d' rinn mi dhuit an duanag,
Gun gheall thu mult mar dhuais domh,
'S mur faigh mi e gu luath uat,
No colpach as a bhuaille,
Gun cuir mi thu 'n clo-bualaidh,
'S cha tig thu dheth le buannachd.

X.

Ach èifd, is gabh mo fheola,
'S na bris do ghealla pofidh;
Thoir dhachidh Nigh'n-an-Deora,
'S thoir feifachd mhath re d' bheo dhi;
'S mo cheann gu 'm faigh thu oran,
Mu bheir thu sìth is lòn dhi.

---

## ORAN XXXVIII.

### DO 'N CHEUDNA.

*An Luinneag.*

O sìnibh air Do'ull bàn,
As an tìr fo gun tàmh;
Cha 'n eil ni math dha 'n dàn;
Fhuair e mì-run gach mnà.

I.

Thuirt e rium, le moran boilich,
Na 'n deanainn dha rann no oran,
Gun d' thugadh e mult as a chro dhomh;
Ach cha do mheall e mi a' m' dhochas,
Cha d' thain e idir chum na co'ail.
O sìnibh, &c.

II.

Gur fad bha e na onar,
Mun do ſmaointich e air poſadh,
'S cha bu ghiamh leam air mo brogan,
Gun d' fhuair e Catriana bhoidheach,
'S i dh' fhior fhuil Chlann-an-Deora,
'O nach eil e mur bu choir dha.
O sìnibh, &c.

III.

Cha d' thain e 'o Thigh na Sròine,
No do Cham-ſhronich Shrathlocha,
'N Auchnacarrigh cha 'n eil eolas,
Dochanaſſi 's beag a choir air;
Ach 's ann thanig e air fogradh,
'O righeachd Lochlinn, tìr an rèota.
O sìnibh, &c.

IV.

IV.

A Gleanndeifari theid fhuadach,
'S bheir Dungallon an dà chluais dheth;
'O na chaidh e as an dualas,
Cha fuidh e 'm fianifh nan uaiflean;
'O n' dh' fhas na mnaithean fuar ris,
'S nach eil feum dha bhi ga luaidh riu.
O sìnibh, &c.

V.

Fear Ghlinnibhais cha dean feum dha,
Ge d' bhithidh e caoine 's aig èigheach;
Cha d' thoir e dha aoidheachd no èifdeachd;
'O na chuir e cùl ri chèilidh,
Cha 'n eil aon fo 'n ghrein bheir fpèis dha.
O sìnibh, &c.

VI.

Cha bhuin e do Mhac Mhic Mhàrtain,
'O na tha e air bheag nàire,
Gu bleidaireadh, dona, dàna;
'S ann tha e dhoibh na thàmailt;
B' fhearr nach beireadh e 'o mhathair.
O sìnibh, &c.

VII.

VII.

Cha d' thain' e 'o Chloinn-Iain Bhirich,
A bha math a dhireadh 'n fhirich,
Le 'n lo'inn, le 'n cuilbhir, 's le 'n gillibh;
'S a dheanadh fithuinn mun tilleadh;
Gur innifg e air a chinneach,
'O na tha e mimhail gionnach.
O sìnibh, &c.

VIII.

Eireadh gach bean og is gruagach,
Gus am bi faodhid mu 'n cuairt da;
Bithibh ga leantuinn, 's ga ruagadh,
Gus an cuir fibh nunn thair Cluaidh e,
Far am bheil na bodaich gruamach;
'O na chaill e na buill uaifle,
Cha 'n eil aon tè nach d' thoir fuath dha.
O sìnibh, &c.

---

*(Chuir am Bard an da Oran a leannas an Clo-bualaidh aris, air iarrtas moran do luchd ceannaich an Leabhair.)*

## ORAN

### DO MHAC IONMHUINN AN TRATHA.

I.

'S cian 's gur fad tha mi 'm thamh,
Gun bhidh triall air do dhàil,
A Lachluinn 'o 'n airde tuath.
'S cian, &c.

II.

Na 'm biodh ſneachda na 'n gleann,
Na ruith leis gach allt,
'S gu 'n cailleadh gach beann a gruaim.
Na 'm biodh, &c.

III.

Na 'n duthadh an ſliabh,
'S gu 'n eireadh a ghrian,
Leam bu mhiannach bhidh triall air chuairt.
Na 'n duthadh, &c.

IV.

Cha b' i machthir na 'n Gall,
A ghlachdainn fo m' cheann,
Ach bràighe na 'n gleann ſo ſhuas.
Cha b' i, &c.

V.

Thoir mo ſhorridh thair caol,
'O nach cluinn iad mo ghlaodh,
Gu buithinn gu' n f hraoch gu 'n ghruaim,
Thoir mo, &c.

VI.

Gu Ceann-feodhna mo rùin,
Chaidh an t-ainm ud air chliù,
Ceart cho f had 's ata Rùta uainn.
Gu Ceann-feodhna, &c.

VII.

Gu talla 'n fhir fhèill,
Am bidh tathaich na 'n cèud,
Cillmorithe re fgèth a chuain.
Gu talla, &c.

VIII.

Dhomhfa b' aithne do bhèus,
'N àm cromaidh do 'n ghrèin,
Gu 'm biodh farrum na 'n tèud ad chluais.
Dhomhfa, &c.

IX.

A ghnùis a dhiùlt bhidh fo fprochd,
'S nach d' chuir cùl re fear bochd,
A lean an dùchas 's a chòir bu dual.
A ghnuis, &c.

X.

Cha b' e 'n cleachda bh' aig càch,
A ghlac thu mar ghnàs,
A bhidh fmachdail mu 'n mhàl air tuath.
Cha b' e, &c.

XI.

Fhuair thu fèud 'o Shiol Leòid,
Na 'm bratichean fròil,
Na 'n fligè, na 'n còrn, 's na 'n cuach.
Fhuair thu, &c.

XII.

Ghlachd thu 'n èuchdag mar mhnaoi,
Cha robh an leirſinn ud claon,
'S glan do chèile re d' thaobh, 's gur ſuairc.
Ghlachd thu, &c.

XIII.

Beul is binn thogadh fonn,
Slios mar eala na 'n tonn,
Caol mhala nach crom le gruaim.
Beul is, &c.

XIV.

Aig an Ailpaineach ghlan,
An fhuil righail 'o ſhean,
Itè Fìr-eoin nach mean re luaith.
Aig an, &c.

XV.

Is na 'n eireadh ort naimh,
Gu 'm biodh ſud aig do laimh,
Clann Ghrigair na 'm piob 's na 'n ruag.
Is na 'n, &c.

XVI.

Leis an Ridairè ghrinn,
Dh' èireadh cridhe gach ſuinn,
'S bhiodh iad miſneachail, macant', ſtuam'.
Leis an, &c.

XVII.

XVII.

Agus Granntaich 'o Spè,
Dh' fhàs gu ceann-ladir treun,
Sàr cheannard chuig cèud fear buaidh.
Agus Granntaich, &c.

XVIII.

Sud a bhuidhinn nach fann,
Thogadh giubhas re crann,
Thairneadh iubhar na 'm meall 'o n' cluais.
Sud a bhuidhinn, &c.

II.

Bhiodh an fhiùthaidh chaol rèth,
'M bian dubh-ghlas an fhèidh,
Ga ghiulan air èileadh cuaich.
Bhiodh an, &c.

---

## ORAN

DO DH' FHEAR RUADH-SHRUTH.

I.

Tha mulad, tha mulad,
Tha mulad ga 'm lionadh,
Tha mulad bochd truadh orm,
Nach dual domh chaoidh dhireadh.
Tha mulad, &c.

II.

Mu Mhac Ghrigair a Ruadh-ſhruth,
Ga 'm bu dual bhi 'n Gleannliomhunn,
Mu Mhac Ghrigair, &c.

III.

Mu Mhac Ghrigair na 'm bratach,
Ga 'm bu tartareach pioba.
Mu Mhac Ghrigair, &c.

IV.

Ga 'm bu ſhuacheantas giubhas,
Re bruthach ga dhireadh.
Ga 'm bu, &c.

V.

Crann caol air a dheadh locradh,
'S itè dhoſrach an fhir-eoin.
Crann caol, &c.

VI.

Crann caol air a dheadh ſhnaithe,
Cuid do dh' aighir mhic Righ e;
Crann, caol, &c.

VII.

Ann an laimh dheadh Mhic Mhuirich,
Ga chumail deas direach.
Ann an, &c.

VIII.

VIII.

Ge do bhuail e mi 'm ba-laoch,
Ga 'm ghearan cha bhidh mi.
  Ge do, &c.

IX.

Ge do dhean iad orm èa-còir,
Ni bheil neach ann ni dhioladh,
  Ge do, &c.

X.

'S luchd a ghabhail mo leiſgal,
Ann 's a chìll ta 'n ſo ſhios uam ;
  'S luchd a, &c.

XI.

Luchd a ſheaſmhadh mo chòir dhomh,
'S e mo leon iad bhidh dhi orm.
  Luchd a, &c.

XII.

Mo chomh-altan gaolach,
Ann lebai chaoil, 's an cinn ioſal.
  Mo chomh-altan, &c.

XIII.

Ann an lèintean chaoil anairt,
Air am fàimeadh le ſioda.
  Ann an, &c.

XIV.

Ge d' nach d' iar ſibh ga 'm fua'al,
Mnaithean uaſal na tìrè.
Seagh, fhuair, &c.

XV.

Ort bheirinnſe comhairl',
Na 'n gabhadh tu uam i.
Ort bheirinnſe, &c.

XVI.

'N uair theid thu 'n tigh-oſda,
Na h-òll ann ach aon deoch.
'N uair theid, &c.

XVII.

Gabh do ſhearrag ad ſheaſamh,
Is bidh freaſdlach mu d' dhaoine,
Gabh do, &c.

XVIII.

Na dean diuthadh do dh' fhear dhiu',
Oir is raoghain gach aon duin'.
Na dean, &c.

XIX.

Dean am faothar do 'n gheamhra,
'S dean an ſamhra do 'n fhaoilteach;
Dean am, &c.

XX.

Dean do leabai 's na cragibh,
Is na caidil ach eatrom.
Dean do, &c.

XXI.

Ge h-aineamh an fheorag,
Gheabhar ſeol air a feadain :
Ge h-aineamh, &c.

XXII.

Ge h-uaſal an ſeabhag,
'S tric a ghabhar le ſàill è.
Ge h-uaſal, &c.

---

## RANN AIR SEALLADH.

DO SHEUMAS MAC PHEARSAIN,

Chi mi talla Righ na 'm Bard,
'M Baidaneach, ann 'n ſeolladh Spè ;
'S mu 'n deach e Lunnuinn, do 'n chìll,
'S eſan nach do dhibir glèus.
Bidh cuimhne air 'o linn gu linn,
B' e ſud am ſilidh a bha trèun,
A dh' fhag na dheigh, ann 'n eachdruigh ſgriobht,
Gach feachd is gniomh bha riamh 's an Fheinn.

AN

## AN DUNA.

I.

Tha mi cuir crioch air mo cheòl,
Le cliu ro-mhor do Righ na feart,
A chum mi cho fada beo,
An ſlainte, an dochas, 's an neart;

II.

'S mu labhair mi bheag as a chòir,
'S e dith eòlais a bha 'm bheachd;
Ach tha 'n fhirin ſearbh gu leoir,
Ge d' is òrdhearc i na dreach.

III.

Is iomad facal faoin, gun ſheum,
Thanig as mo bheul amach,
'S diomhanas gach ni fo 'n ghrein,
Le ſealltainn geur orra ſteach.——

IV.

Bu chiontach mi 'o m-oig' gu 'm aois,
Bha mi gorach, eatrom, brais,
'S gar na chruinnich mi riamh maoin,
Do 'n leiſg cha tug mi gaol na tlachd.

V.

Athair naomh, ſeall orm le truas,
Is fuaſgail orm gu luath am airc,
'S na leig mo pheacanna leam do 'n uaigh,
Fuadaich uil' iad uam gu grad.

VI.

VI.

Air ſgàth na dh' fhuiling Mac do ghraidh,
A fhuair bàs, 's a dh' eirich 's nas,
Na folaich do ghnuis uam gu brath,
Treoraich mi gu Fàras buan.

A CHRIOCH.

